# ORAIN

LE

*RAOGHALL DONULLACH,*

AN ARDNIS, ARASAIG, SIORRUICHD INBHIRNIS.

MAILLE RI

*CO-CHRUINNEACHADH*

## DAIN, ORAIN, &c.

LE

Ughdairean Eugsamhuil.

INBHIRNIS:

*Dealbh-bhuailt le Seumas Friseal.*

1821.

# CLAR-INNSIDH.

# ORAIN, &c.

*ORAN*

## DO MHAC-'IC-ALASTAIR GHLINNEGARAIDH,

AIR DHA POSDA FHAIGHINN BHI NA CHOIRNEAL.

AIR FONN—" Och ! a Mhoire mo dhunaich."

A NUAIDHEACHD chualas am bliadhna,
D'fhag m'intinn cho riaruicht' ;
Tha do phosda mar dh'iarr thu,
O'n Bhòrd, 's o gach Iarla,
'S o 'n na h-uile fear fiachail.
Oighre Chnoidairt gu'n lia thu !
Meal an claidhe sin siar air 'a shlinn.

Dh'eireadh leat an àm dòrainn,
Ann ad' choinne, 's ad' chodhail,
Mac-'ic-Ailein, 's Mac-Dhomhnuil,
'S Mac-'ic-Dhughaill o'n Mhorair,
Earl Antruim nam Mòreach,
Fear Cheann Locha, 's bu chòir dha ;
'N uair thachradh sibh còla,
Bhiodh a chùis mar bu deonach leibh i.

Tha sinn uile fo shòlas,
Na tha so do Chlainn Domhnuil,
Thu bhi againn ad' Chòirneal;
Nach eagal ri 'r beo dhuinn,
Fhad' sa bhios tus' ad' bhrògan,
'S tu làn meas agus fòlum.
Spiorad gaisgich gu còrag,
'S tu nach geilleadh, 's tu beo, ann an strì.

C'aite an cualas, n' am facas,
Ann an Albainn, no'n Sasun,
Fear do dhealbha 's do dhreacha?
Air ailleachd, 's air ghasdachd,
'S tu bu teom anns gach fasan,
Gu urrad na macrachd;
Ge do theirinn, air m'fhacal,
'S an Roinn Eorpa, ge farsuinn an sgriob.

Sgeula chualas nach foill ort,
Nach eil àite an teid t-fhaoineachd,
Nach eil cliu ort mar shaighidear.
Beul farasda, caoineal,
Cho shìmhald ri maighidin,
Borb, neo-mhathach, 'n uair thoilt' ort.
Ann an latha, na 'n oiche,
'S tu nach gabha o ghaill dad' do spìd.

ORAN DO MHAC-'IC-ALASTAIR.

Cha 'n eil cron ort ri aireamh,
Is urrainn dhomh radhainn,
O d' mhullach gu d' shailtean;
Tha thu foghainteach, ladair—
Tha do mhisneach a fàs leat;
Ann ad' shaighidear neo-sgathach,
Gun eagal rod' namhaid;
Cho chinnteach 's tha 'm bàs ann,
Gheibh thu urram 's gach ait anns am bì.

'N am faighinnse fabhar,
Cha bhiodh tusa ann am faillinn;
Bhiodh do mhac ann ad' àite,
Ann am meas mar a tha thu—
Ann an cliu, 's ann an cairdeas;
'S beag an t-ioghna mi radhain,
Thaobh na fine as an d'fhàs thu,
'S gur a h-ioma fuil àrd as na chinn.

'N uair a thigeadh tu 'n còdhail,
Do chuid saighideara òga.
Ann an gnàs mar bu chòir dhuit,
Se do chridhe nach dòlum—
Se do sporan nach sòradh;
Gum' bi buideal ga òl leat—

Na saichd mhora, le t-ordu.
C' àite 'n cualas san t-seol sin,
A h-aon tha fui chota aig an Righ ?

Cuid do d' fhasun, 's bu mhiann leat,
Bhi ruith bradan an fhior-uisg ;
Greis a dhìreadh nam fiar-bheann,
Le d' ghillean, mar dh' iar thu ,
Bhiodh do mhial-choin air iallaibh—
Bhiodh neul falla air na fiadhaibh,
Lamh a tholla nam bian thu,
Dheanadh cuimse roimh chiad anns an fhrì.

'N uair a sheasadh tu dàicheil,
Air faiche mar b' àbhaist,
Ann am fasun a Ghaidheil,
Bhi do bhan-Tighearn òg, àluin,
'S i gad' choimhead mar sgathan,
'S a cridhe làn dearsai,
Le mireag 's le gàire ;
'S mòr tha aice cheannfà air,
'S math a dh' eireadh a bhàrdachd
Air an teaghlach tha fàs anns na glinn.

## MOLADH NAN GAIDHEAL.

SEISD.

Horinn o ho i u o,
Horinn o ho i u o,
Horinn o ho i u o,
Ceum lughor nan Gaidheal.

'S e 'n diugh latha na coinneadh,
Leam is boidheach ur sealla;
Biodh sinn cridheil 'sa chomunn,
Cheann air sloinneadh 'nar Gaidheil.
Horinn o ho i u o, &c.

Ceum lughor nan gaisgeach,
D' a b'fhòlum, 's d' am b'fhasan,
Bhidh an fheile do'n bhreacan,
'S a bhi casgairt nan ard bheann.
Horinn o ho i u o, &c.

Ceum lughor nan curaidhan,
A dhìreadh a mhonadh;
Dheanadh feum leis a ghunna,
Bheireadh fuil air damh cràichde.
Horinn o ho i u o, &c.

Ann àm fiadhach a mhunaidh,
No 'n iasgach le cuileig,
Gach gniomh a ni duine,
'S mor urram nan Gaidheal.
Horinn o ho i u o, &c.

Miann suil bhi faicinn,
Le deirgid ur leachduin;
Lamh chruaidh air chùl bata,
'N uair thachradh an càs oirbh.
Horinn o ho i u o, &c.

Bainne chioch nam ban gle gheal,
D'fhag co scairteil gu leum sibh,
Sibh gu 'n gearradh an fheithe,
'S nach geilleadh 'sna blàraibh.
Horinn o ho i u o, &c.

Feanntach, fearail, cruaidh, feitheach,
Làn spioraid a's speirid,
Le 'r mionnan da cheile,
Nach geill sibh d' ar namhaid.
Horinn o ho i u o, &c.

Sibh an barra coltach,
Mar bha Diarmad a's Oisein;

'S tric bha biadh aig na ròcuich,
Le cosna bhur laimh.
Horinn o ho i u o, &c.

'S ioma cearna agus rioghachd,
So shiubhail ur sinnsir;
'S a dhaindeoin na ni sinn,
Cha 'n innsear ach pairt dheth.
Horinn o ho i u o, &c.

Cha 'n eil àit am biodh feum oirbh,
An taobh so do'n Eiphid,
Ma bhios càs ann no eiginn,
Nach eighear na Gaidheal.
Horinn o ho i u o, &c.

Gu cruadalach coltach,
A dol sios anns gach toiseach;
'S iomad àit an robh closach,
Le mosgladh ur càileachd.
Horinn o ho i u o, &c.

O'n shuidh sinn cho socrach,
Gur daoin uaisle gun sprochd sinn,
Far a nuas duinn am botul,
Olar *tosda* nan Gaidheal.
Horinn o ho i u o, &c.

## ORAN DO MHAC-'IC-AILEIN.

So deoch slàinte Mhic-'ic-Ailein,
Thu thighin dachaidh mar bu choir dhuit,
Gu duthaich t-athair, 's do shean-athair—
Fhuair thu na d' leanabh a chòir sin.
Ceannard thu air mòran fearain,
Gu robh beannachdan gad' sheoladh ;
Gu 'n cleachd thu gliocas, a's riaghailt ;
A Righ ! gu'n liath thu 'n deigh dhuit pòsaidh.

'S ann leis a cheartas a ghluais thu,
Bu tu 'm fuaran 's an robh an fhirinn ;
Tha do chairdeas ris na h-uaislean,
Bha 's an àirde tuath so'n rioghachd.
Thig Mac-'ic-Alastair ruaidh leat,
'S a chuid is luaithe theirte am shinnre ;
Chá bhi snuim air ball gun fhuasgladh,
'N uair a nochda suas leibh sioda.

'S ioma fear a rachadh sios leat,
Chuid is fiachaill bha 'n Albainn ;
Cha robh feum dhoibh dol a strì riut,
'N uair a dh' eireadh sibh fo 'r n-arma.

Bhiodh i deas dhoibh bhi 'san t-siorruidheachd,
Co dhiu bhiodh e mìn no garbh dhoibh ;
Creidibh gur h-e th' agam firinn,
'S gu fiodadh an righ a sheanachas.
Dh' eireadh Morfhear nan eilean,
Gun deireas le uile dheoin leat ;
'S an ort riamh nach biodh an deireadh,
'N àm dol a sheasadh na còrach.
Luchd nan cuilbhear, 's nan lann sgaiteach,
Dheanadh casgairt agus feolach ;
Sibh nach sealladh air a chunnart,
Ach urram a thoirt do Righ Deorsa.
'S mòr an diùbhail gun bhi agad,
Do charaid Mac Dhughaill Mhorair ;
O bhun na stuaigh nam bradan,
O eas caireamach na spòrsa.
Soileam t-oighreachd bhi gun cheannard,
Cach ag iarruidh teann do chòrach ;
Chunna mise là eile ann,
'S mairg a theireadh drant san t-seol sin.
Rinn mi dìchuimhn, 's cha bu bheag e,
Fo'n a fhreagradh ort an t-oran,
A Mhic-'ic-Raonuill na Ceapuich,
O'n a sheas thu mar bu chòir dhuit ;

Sheas thu gu ladair duineil,
'N uair a thainig cunart oirne ;
Slat do'n iubhar ladair, uaibhreach,
Nach faighte fuasgladh gun dòrainn.

Dh' eireadh leat a nall a h-Eirinn,
Iarla Antrum nan geur lann sgaiteach ;
Dh' eireadh an sin an t-Iarl Ileach,
Le mhìltean a d'fheara gasda.
H-uile taobh a ni thu gluasad,
Gu 'n eireadh an sluagh cho phailt leat ;
Cha bhiodh Iarla Rois na chòta,
Gun bhi còla riut sa bhatal.

'N uair a thogte suas do bhratach,
Fraoch daighte nam beannan cubhrai,
Lamh dhearg, a's leomhan, a's bradan,
'S mairg a bhagradh ort a muiseadh !
Cha ghleidheadh e cheann sa bhatal,
Ged' bhiodh Sasun air a chulaobh ;
'S mòr gu b'fhearr dha tighin 'nar fasgadh,
Na tiondadh an ascaoin cùise.

Cha robh math g'ar naimhdean fuireach,
'N àm cumaisge no dòrainn ;
Gu biodh cinn a dol 'sna luban,
Agus fuil a gabhail dortaidh.

C' aite an cualadh sibh riamh seanachas,
Is deirbhte bhi na bu chòir dhuibh ?
Gu robh meas, a's cliu, a's cruadal,
A ruith am fuil uaibhrich Chlainn Donuill.

Gu ma buan thu air do làraich,
'S tu bhi bàidheil mar bu dual duit;
Thaobh an teaghlaich as an d'thainig,
Bho'n a ghnathuich sibh an uaisle.
Cha 'n fhaiceadh iad fada faillinn,
H-aon bha paigheadh dhoibh 'san uair sin;
Ged' bhiodh deireadh anns na màil orr',
Cha rachadh gu bràth an gluasad.

'S cliuteach leinn an ruaig, 's gur taitneach,
'N turas gasda thug thu phòsadh—
Teaghlach cho àrd 's a bha 'n Sasun,
Ann an cleachduian, 's an seoladh ;
Cha do chrom thu 'n àite maslach,
Sud am fasan bh' aig do sheorsa ;
Cho cinnteach 's a thuirt mi 'm facal,
Fhuair thu ceile mar bu chòir dhuit.

## *ORAN*

## DO MHAC-'IC-ALASTAIR GHLINNEGARAIDH.

Air Fonn—"Tha tighin fotham eiridh."

Oidhche anns an tigh òsda dhomh,
As botul air a bhord againn,
Smaointich mi air oran
Ris an t-seorsa 's math ga'n eireadh e.
Tha tighin fotham, fotham, fotham,
Tha tighin fotham, fotham, fotham,
Tha tighin fotham, fotham, fotham,
Tha tighin fotham eiridh.

Deoch slàinte Mhic-'ic-Alastair,
'S lion domh le làn barrachd i;
'S am fear nach òladh thairis i,
Cha mhath leinn anns an t-sreud e.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Deoch slàinte Choirneil Gharanaich,
A cheann gu faicear falluin thu,
Na mhealadh mi na's math dhomh,
Mur am math leam gu'n tuit euchd leat.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Am fear nach òl an t-slainte sin,
Na suidheadh e 'san àite so ;
Gu 'n òlain fhein a dhà dhiubh,
Agus phaighinn air a reir e.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Arasaig a's Morair leat,
Muideart agus Cnoideart leat ;
A h-uile h-aon cho deonach dhiu,
'S nach sòradh iad leat eiridh.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Eiridh daoine còire leat,
Do chinne fhein, 's bu chòir dhoibh e ;
Na bheil an taobh so Lochaidh,
'S iad an ordu airson feuma.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

'N a bheil an taobh ud eile dhith,
Cha chuir mi dad do theaga annt' ;
Iad uile cho freagarach,
Gu freagairt 'n uair is fheudar.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

'S ioma saighidear fulangach,
A dh' eireas air earr gunna leat ;

Nach sealladh air a chunnartan,
Na fuireach, 'n uair a b'fheudar.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Eiridh Gaidheil uile leat,
Na gillean ladair curanda ;
Gur cinnteach gu 'm bi urram ann,
'S a Lunn'ain a theid eigheach.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Tha gillean gasda meamnach ann ;
Cha chìbearan a mhneanbh chruibh iad ;
Bu sgibearan air fairge sibh,
'S ur 'n anfhadh air a reir sin.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Ge be chitheadh seachad sibh,
Miann bhain-tighearna na gaisgich ud,
Bu bhriagh dìreadh leachduin sibh,
Gu smiorail, fearail, feitheach.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.

Biodh Alastair na dhuine sin,
Biodh coltalas a churai ort,
Dol an lathair chunnartan,
Gu fuilteach, spealtach, beumnach.
Tha tighin fotham, fotham, fntham, &c.

'S math a thig na gartain duit—
Cha mhios a thig am breacan duit ;
Thig bonaid ghorm 'san fhasan dhuit,
'S gur gaisgeach air thùs feum thu.
Tha tighin fotham, fotham, fotham, &c.



## ORAN MOLAIDH

A DH' EITHEAR A BH' AIG AN UGHDAIR RE MORAN UINE RI GNIOMH.

Faill ill i rinn o, na hùg, a's ho ro eile,
Faill ill i rinn o, na hùg, a's ho ro eile,
Faill ill i rinn o, na hùg, a's ho ro eile,
Righinn bhoidheach, neo-chearbach,
's tric a d'fhalbh sinn le cheile.

ARS' AN T-EITHEAR,

Mise so air a chladach,
Leam is fhada mar tha mi,
Làn tinneas cleibh agus casdaich,
Coltas acaid a bhàis orm ;
B' ann da'm fhòlum a's m'fhasan,
A bhi masgnadh an t-sàile :

'S tric thug mi thu dhachaidh,
'S làn phac ann ad' mhaileid.
Faill ill i rinn o, &c.

Mise so air mo ghlùinean,
Tha mi brùite fo m' aisnean;
Tha tòir seoladair suil orm—
Cha chuir e diu ann am f haicinn.
Bha mi greis mhath do m' ùine,
Gus na mhùth air mo phearsuin,
Ruith air bharr nan tonn du'-ghorm,
'S ioma sudh chuir mi seachad.
Faill ill i rinn o, &c.

Mise so am luidh shiubhla,
Tha mi tùrsach lan airtneul!
Gu bheil thu fein a toirt cul ruim;
Nach eil an duthaich ga f haicinn?
'S tric a choisinn mi crùn duit,
Agus smùid as mo phearsuin—
Fallas goirt air mo shuilean,
'S tusa smùideadh tombaca.
Falll ill i rinn o, &c.

ESAN FREAGAIRT.

'S tric a d'fhalbh sinn le cheile,
'N àm eiridh 'sa mhaduin;

Cha b' ann a chualach na spreidhe,
  Na dheanadh feum leis na spaidean.
'S tric a ghearr thu dhomh leum,
  'N àm bhi seideadh a bhadain ;
Cha b'e sud an gniomh eiginn,
  Bhi toirt feum as do mhaidean.
      Faill ill i rinn o, &c.

'N uair chairinn mo chearb riut,
  Osceann barr do chrainn bhioraich,
'S tu gun cumadh rium seanachas,
  Cuid dheth searbh agus milis.
Dol a shiubhal na fairge,
  'S mi cho dearbht' as do spiorad,
Gu buidhininn geall reise,
  Bu chruit cheitein le gillean.
      Faill ill i rinn o, &c.

Ma gheibh mise dhuit *doctair,*
  Saoil an coisinn thu fein e?
Rinn mi roimhe dhuit *fortan,*
  Cha do choisinn mi beum duit.
D'fhalbh mi latha as a chnochd leat,
  A bha goirt oirn le seideadh ;

Aig toiseach fuaradh na froise,
'S mise air thoiseach na treuda.
Faill ill i rinn o, &c.

'S ioma latha fliuch, fuaraidh,
Edar tuath agus Manain,
Chaidh mi mach leis a ghruagaich,
Leis nach b'fhuathach mo leanaill;
Thu gam' fhagail gu fuaradh,
A's ruith uaine mu darach,
Mo lamh feuchainn do bhualaidh,
'S do chuisle fuathasach falluinn.
Faill ill i rinn o, &c.

'N uair a bha sinn nàr 'n òige,
Bha sinn spòrsail le cheile;
Coltas càraid bhi pòsda,
'S iad a pògadh a cheile.
'S tu nach diultadh mo chòradh,
La dònaich no feille;
Bu bhinn leam caismeachd do chrònain,
'S tusa seoladh mar d'fheumain.
Faill ill i rinn o, &c.

Cuid do dh'abhaist na caileig,
Bhi gu carantach aoibheil,

Gabhail fàile na mara,
  O'n a chleachd i mar cheird e;
Bheir i *dram* da cuid leannan,
  'S rud a bharrachd n' am faodadh;
Gu bu bhoidheach bhi t-fhaicinn
  Leam, 'n uair sgapadh tu 'n t-aodach.
    Faill ill i rinn o, &c.

Tha mo chean air a mhaighidean,
  Gheibhinn caoimhneas ad' leabai;
'S tu bu bhoidhiche dreach leine,
  'N àm bhi g' eiridh 'sa mhaduin;
Do shlios mar chanach an t-sleibhe—
  Gaoth a seideadh a badain;
'S tu nach innseadh na briagan,
  'S nach deanadh sgiala le magadh.
    Faill ill i rinn o, &c.

Fhuair mi cumhnantan pòsaidh,
  Leat a Steornabha chaisteil;
Cum do ghealla cho dearbhte,
  O'n tha mi earbsach a t-fhocal.
'S mi gu ceannuicheadh an gùn duit,
  Ged' bhiodh crùn air an t-slait deth,
Gus ribeanan còcruich,
  Air ghaol do sheola bhi aithghearr.

ORAN DO LACHUN A CHOIRE.

AIR SEISD.

Horinn o ho i u o,
Horinn o ho i u o,
Horinn o ho i u ho,
Ceum lughor nan Gaidheal.

Ach a Lachuin a Choire,
Gu ma pailte leat sonus ;
'S math a dh' eireadh ort moladh—
Slàn an ollaig 'sa chaisg dhuit.
Horinn o ho i u o, &c.

Bu tu com an duin uasail,
D'fhàs gu farasda suairce ;
'S tric ga'n gearan an tuath ruit—
'S tu d'fhuasgladh an càsan.
Horinn o ho i u o, &c.

Suil ghorm is math beachd thu,
'S tric do ghnothuch ri Sasun ;
Sàr *dhrobhair* nam mart thu,
'S tu 'n lascaire dàicheil.
Horinn o ho i u o, &c.

Tha thu 'n fhine nach suarach,
Far am bu thric na daoin uaisle;
Luchd a shiubhal nan cuantain—
Bu chruaidh ri h-uchd namhaid.
Horinn o ho i u o, &c.

Clainn Ionmhuinn o'n Chrèathaich,
B' iad sud na seoid ghleusda!
Luchd a bhualadh nam beum sibh,
Dheanadh feum anns gach àite.
Horinn o ho i u o, &c.

O'n a thòisich thu d' leanabh,
Tha thu ainmeil 's gach fearunn—
Gu cruadalach smearail,
Gun ghainne gun fhailling.
Horinn o ho i u o, &c.

O'n a thòisich thu 'n toiseach,
'S tu cho suairc ann ad' choltas;
Cho thruacant' ri bochda,
'S tric fortan a t-fhardaich.
Horinn o ho i u o, &c.

## MARBHRANN DO DHAOINE OG,

CHAILLEADH EDAR EIG 'S A MHORTHIR, 'SA BHLIADHN 1781.

'S DAOR a cheannuich mi na bairgeachan,
Iad riabh a thighin a dh' Arasaig!
Cha b'ioghna, 's mor a bhathadh dhiu!
Bha gillean òga ladair ann;
'N am biodh an uigheam Ghaidhealach
Aig pairt dhiu, bha iad beo.

Cha b' ioghna mise dhusgadh,
Na bu mhoiche na bha duil agam!
'N am b' ann a Chlainn-'ic-Dhughaill mi,
'S gu faighinn fios na diubhalach,
A d'fhalbh air sruth na dùcha uainn,
Cha mhor tha 'n diugh ri chuntas diu,
Ged' thigeadh muiseag oirn.

Didonaich, anns a charbhas,
'S an bhuaill an gnothuch gaillbheach sibh!
Bha gaoth tuath le fairgeachan,
A cumail uainn ar geala chairdean,
Cha d' thainig sibh a sheanachas ruinn,
'S ann ghiorruicheadh ur n-aimsir;
Na fir mheamnach nach eil beo.

Cha b' ioghna mi bhi nadurra
Air ur cùl, na 'm maireadh Gaelic dhomh;
'S nach robh a h-aon 's na bàirgeachan,
Na 'm faiceadh iad am faillinn mi,
Nach tionnadh iad an cairdeas ruinn;
Bha oghachan mo mhathar ann,
Mo thruaigh! a bhean a dh' àraich sibh,
Bho 'n chaill i 'n t-àlach òg.

Tha tighearna na Traghad,
'S e fo mhulad o'n a d'fhàg sibh e;
Cha b' ioghna sin, bha chairdean ann,
Gun tighin air a thàinistear!
Bha shaighidearan gu lamhach ann;
'S na' m biodh a chuis ga shàrucha,
Gum' b'fheird e sibh mu shròin.

Ge cruaidh leam na bha thall an so,
Air dèile ann an Scamadal;
Gu'm b' iondruichin air fearaibh e,
'S bu ladair, dàicheil, fearail e;
Bu mho am beud na chaille ris;
Bha naonar fear, 's bu ghlan iad ann,
'N uair theannadh iad mu bhord.

Cha 'n fhacadh mi ur n' aicheadh,
A dol cuideachd ann an Arasaig,

No'm Mòrthir, o'n a d'fhag sibh i;
Nam' foghnadh mire, 's gaireachduin,
An t-seachduin mu'n do bhàthadh sibh.
'S beag ioghna leam ur mathraichean
Bhi cràiteach na bu leoir!



ORAN RINNEADH ANN AN CANAI,

AIR DO 'N UGHDAIR BHI RI PORT, 'S E AN DROCH CHAIRTEALAN.

AIR SEISD,

Teann, teann, teann a bhodaich,
Teann, teann, teann a bhodaich,
Teann, teann, teann a bhodaich,
'S fhada am port a th'air breith oirn.

'S FHADA mi ri port an Canai,
A bhiadh air blianaich 's air drama,
Ged' rachainn a chainnt ri caraid,
Cha'n fhaigh mi bainne ri òl.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

'S fhada tha mi 'san tìr spiocaich:
Ge daor a phaigh sinn a bhlianach,
Bha blas lobhte ora—cha b'fhiach i,
Cha chumadh i Criosdui beo,
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

'S an o bhrathair Iain 'ic Artair,
Fhuair sinn blianaich na bà glaise.
An car a bha riabh ann ad' chasan,
Cha tòirear asd' gun ord e.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

'S an o chliamhain Iain 'ic Fhiunlai,
Fhuair sinn blianach na bà crubaich.
'S f'haide leam na paigheadh dùbailt,
Ma chuireas i 'n cruban oirn.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Fhir mhoir ruaidh, nach d'f huair am pailteas,
Cha do sheall thu d'leabhar ceartais;
B'f hearr dhuit buidheadas Chlann Lachuinn,
No sgillinn Shasnach do'n chorr.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Chaidh mi oiche m' aoidh dhachaidh,
Gu Gilleasbuig dubh Mac-Artair.
Ged' a bha mi fliuch am chaiseart,
Dh'ialaidh mi mach gu bhi beo.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Sgaoil e lamhan air gach taobh dha,
Cumail aige chuid an t-saoghal;

Chaill e combanas nan daoine,
Leis a ghaol a thug e 'n òr.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Thainig mi dhachaidh gu turlach,
Tigh dubh nach glainte o'n dùdan ;
Chunna mi bean air do chulaobh,
Bu choltach ri mùige ròin.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Do shròin cho biorach ri faochaig,
Casadh innte mach ri t-aodun ;
Ghearradh i cuillean a's caoran,
Leis an fhaobhar tha gun fheoil.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

Chaidh mi mach, a's rinn mi urnaigh,
An Ti gam' ghreasad as an duthaich ;
Pairt do shoirbheas garbh na dultachd,
Bhi ga ghiulan anns an t-seol.
Teann, teann, teann a bhodaich, &c.

## *MARBHRANN*

### DO MHAC DHUGHAILL MHORTHIR,

A DH' EUG NA DHUINE OG.

Mi ri tiondadh am leabai,
Nochd cha bheag mo chuis airteil!
'S cha b'e bàis a chruibh chaisinn air lonaibh.
Mi ri tiondadh am leabai, &c.

Ach, Mac Dhughaill o'n Gheanamhuin,
Bho eas Mhòrthir na meamna,
'S tric a leag do lamh earb anns an t-sròinean.
Ach, Mac Dhughaill, &c.

Gur mise th' air mo leire!
Mu 'n sgeul a dh' innseadh an dè dhomh;
Thug mi treis air an eigheadh 's mi m' onrachd.
Gur mise, &c.

Gur cairdeach mo fhleasgach,
Do Mhac-'ic-Mhartuin na Leitreach,
Leis an eireadh am preasan bu bhoidhiche.
Gur cairdeach, &c.

Car thu thighearna 'n Tairbeart,
'S do Ghaidheala Albainn,
Thig Mac-'ic-Alastair armaich o'n Tròm leat.
Car thu, &c.

Do Mhac-Coinnich an fhiona,
Ris an can iad Iarl Shiphort,
Chuireadh Leoghas fo chiosaibh a còrach.
Do Mhac-Coinnich, &c.

Tha do chairdeas gu h-iomlan,
Mar sud a's Morfhear h-Antrum,
Aig am bi na h-eich chruthaiche ghorma,
Tha do chairdeas, &c.

Do Mac-Leoid o Dhunbhegan,
Bheireadh òl do luchd leadan,
Leis an eireadh am freagradh Shiol Tormaid.
Do Mhac-Leoid, &c.

Do Mhac Ghilleain a Dubhairt,
Bheireadh cuairt do luchd siubhail;
A chuireadh luingeas fo 'n uigheam air chòrsa.
Do Mhac Ghilleain, &c.

'S gur mise th' air mo chiura!
'S nach ann beo thug mi cliu ort;
'S beag a shaoileam nach pùsadh an t-òigear.
'S gur mise, &c.

'S mò shaoileam mu chaingeis,
Gu b' ann a dheanadh do bhainse ;
'S ann bha litrichean tean air do thòradh.
'S mò shaoileam, &c.

Tha thu shliochd nam fear dligheach
Gam' bu dual a bhi cridheil,
Ceud nan creach thu Mhic Tighearna Mhorthir.
Tha thu shliochd, &c.

'S ann na luidh sa Chruisle,
Tha fear nan camagan du'-dhoun,
'S e gun chlairsach ga rusgadh na sheomar.
'S ann na luidh, &c.

'S i mo thruaigh ! do mhuime,
'S i na crùban bochd duilich,
Fo na b' ionan dith Sloinne a's domhsa.
'S i mo thruaigh, &c.

Tha mo cho-altan dileas,
'S mòr is misd iad gan' dì thu,
D'fhag thu t-oide na dhìreach ra bheo dheth.
Tha do cho-altan, &c.

## ORAN DO NIGHEAN ARAID.

THA Sali na cailin cho ghrinn,
Nach urra domh innseadh rim' bheo;
Gu tarasda, banail, na cuim,
Gu bioraltach binn na glôir.
Gu lorganda, torraganda, grinn—
Gu cruinneagach cruinn gu 'n sgòd—
Gu bradanda, sgadanda, seang—
Gun ardan, gun mheang, gun bhosd.

Gu robh na fir uile ort an deigh—
Cha 'n ioghna iad fhein a bhi ann!
Cha 'n fhaicear an clachan, no 'n cill,
Na 's deise led' mhìg-shuilean blà.
Am fasan a bh' aca rid' linn,
'S tu 'n cailin is dìriche d'fhàs;
Ged' bhiodh iad air leabai gu tinn,
Ri t-fhaicinn gu cinneadh iad slàn.

'S boidhiche an rutha tha d' ghruaidh,
Na ubhal ga bhuain air gheig—
Mar ròs na meadha bha shuas,
'N uair bhiodh e fo shuaicheantas fein.

Troigh chruinn ann an stocaidh 's am bròig,
  Nach lùbadh am foirnean fo ceum ;
Troigh shocair, gun dosgaich ghille òg,
  A gheibheadh ort còir o'n chleir.

Shiubhail mi mach-thir a's galltachd,
  'S iomada ranti deas ;
Chunna mi mnathan a's clann,
  Mar eala nan tonn an slios ;
Bean t-aoguis cha 'n fhacadh mi ann,
  Air a ceangal mu bhann a crios ;
Suil chorrach, caol mhala, gun mheang,
  Beul meuchair bho 'n cainnteach tuigse.

Rinn thu mo leine cho grinn,
  Ri h-aon a bha sgìr Mhic Leoid ;
Ort fhein a d'fhàs am barr cinn—
  Beul meuchar bho 'n cinnteach glòir.
Mar chuaig, 's i gaoirsinn 's na glinn,
  Do chòra cho binn 's na h-eoin ;
Bho d' shàilean gu mulach do chinn,
  'S tu 's fhear g' an tig sioda sròl.

## ORAN GAOIL.

Fhir a shiubhlas mu 'n cuairt,
  Thoir an t-soraidh so uam thar chaol,
Gu bean an fhuilt duinn,
  Na 'n tilleadh i ruinn mar shaoil.
Thug mise dhuit gradh,
  A mhaireas gu brath, 's nach sgaoil;
'S biodh m' aire ort gach uair,
  Le comaine bhuan, 's le gaol.

A nighean, gu de fà
  Mun' da chur thu mo ghradh air cùl?
Gun chuimhne air ni bha,
  O'n ghlac thu air laimh fear ùr.
Ma dhì-chuimhn thu 'n gaol
  A bh' agam faraon a's tu,
Cha chreidear o bheul,
  An deighe mar dh' eirich dhuinn.

Cha chreidinn o bheul,
  No bho litir, gu 'n treigeadh tu mi;
An deighe gach seud
  Bh' edar mi fhein a's i.

Gur mairg a bheir spèis,
  No gealla na dheigh a chaoidh !
Ma chaochail thu beus
  Mad' fhaotain, cha teid mi strì.

Tha ruthadh a d' ghruaidh,
  Mar ubhal ga buain air gheig ;
Blas mealla air do phòig—
  Beul tairis nach deonaich breug.
'S e dh' arduich do chliu,
  Mar chàireadh gu dlu do dheud ;
Ach, Ard Righ nan dùl !
  Cha 'n aicheun nach tu mo leigh.

Cha 'n eil e aig leigh
  Na leigheas mo chreuchd gu bhi slàn ;
Ach an comunnas ùr,
  'S an gealla bho thùs mar bha.
'S e brìdeal do bheoil,
  As t-fhaotain bhi pòsda b'fhearr :
Mile beannachd ad' dheigh,
  'S òg leannan domh fhein thu ghraidh !
Ach, Ard Righ nan dùl !
  A chunna do ghnuis gun airc ;
Gur binne do bheul,
  No smeorach nan geug mar chruit ;

Och, ochan! mo thruaigh!
Gu robh mo ghaol buan 'sa dhuit;
Be m' aiteas 's mo mhiann,
An comaine ciadna bhuait.
Ma gheall dhu bhi posd',
'S nach faod thu bhi beo gun fhear;
'S gu'n chuir thu air chùl,
An comunn bha dhuinn o shean,
'S mairg thu shamhluich thu fhein,
Ri daolaire breun do fhear;
'S na'n lùba tu leam
Gu'n duraichinn saoi nad' char.
Mo bharailsa fhein,
Gum' b'airidh do bheus air saoi,
Mo dhorain gu geur,
Rhi t-fhaicinn fo bhreid aig daoi!
Fhad 'sa b'uirainn mi fhein,
Ad' urrad do cheile chaoi;
Glac aithne, agus beus,
'S thoir taghaidh nun geill maoim.
Ma chuir thu rium cùl,
Thòir an aire co dhiu dheth 's fhearr;
Tha thusa dol readh,
'S tha mise air an fheil mar bha;

'N am faighinn domh fhein
  Mo roghainn air cheud, no dhà,
Bhi tusa, gun spèis,
  Aig fear chur ri cheile t-snàth.

Ma chuir thu rium cul,
  Bu lughaide mo dhiubhail, 's mo chall;
Na'm b'fhear air deagh chliu,
  A thigeadh as ùr am àit';
Na'm b'oganach treun,
  A cheannsuicheadh streup, no spairn;
Ach sugradh mo ghaoil,
  Bhi aig breabadair maol nan spàl.



*ORAN*

DO REITHEACHAN A CHAIDH BHATHADH.

AIR SEISD.

Ho i o hu ri ho ho ro thall,
Ho i o hu ri ho ho ro thall,
Ho i o hu ri ho ho ro thall,
Cha cheil mi air cach nach d'rinn am bathadh orm call.

Rinneadh bàthadh 'san Lagan.
  Fear nam bagaisdean mòra,—

'S ann ad' cheann a bha 'n spiorad,
A falbh a shireadh do sheorsa :
Gu'm bu mhath air an t-snàimh thu,
Ged' a shàruich an stròm thu;
Rinn thu tir dheth ri tiota,
Mar a milleadh a chlaoith thu.
Ho i o hu ri, &c.

Mar a paisgeadh a chlaoith thu,
Bha thu beo gu ceann bliadhna ;
Gu robh t-earbul cho domhail,
Ri fòid mòine ga mhiadachd.
Bha thu t-sineadh air fairge,
An deigh t-armabh, 's do smiaradh ;
Bha blà coragan Lachuin
Ort tarsuin mu d' bhriallach.
Ho i o hu ri, &c.

'N uair a thainig mi dhachaidh,
Fhuair mi nuaidheachd, cha b'fhiach i,
Gu robh reitheachan Lachuin
An deigh an tacuidh dì-ciaduin.
Chuir iad culai na braise,
An eilean mara ga 'n striochda ;

'S an air thùs an t-siuil mhara,
A d'fhalbh sibh as air an lionadh.
Ho i o hu ri, &c.

D'fhalbh sibh as air an liona,
'S gu'm bu chiatach ur gabhail;
An reith buidhe na *philòt*,
'S cha bu chaoineil an rathad:
"Ghillean foghainteach eolach,
Biodh ur stròin ris an adhar;
Ach ma shnamhar an caolas,
Gheibh sinn caoraich fo latha."
Ho i o hu ri, &c.

'S ann a eilean nam bàirneach,
A d'fhalbh graidhean air faghairt.
Bha thu 'g obair led' spàgan,
'S tu cho ghrand' as do dheighaidh.
Biodh mi gearan gu brath,
Gun d'fhuair thu bàs gun cheann adhairt;
'S ge nach innis mi chàch e,
'S e rud a bhàth thu 'n dà adhairc.
Ho i o hu ri, &c.

"'S mi gu falbhadh, 's gu 'n ruitheadh,
'S gu sireadh an cruachan,

Ged' bhi cù rium a tathun,
'S mi gu sparra mo chnuac ris;
Bu throm buille gam' chabar,
Air leachduin an fhuarain,
Ged' tha e 'n diugh gam' thoirt fotha,
'S mi gun chobhair, gun fhuasgladh.
Ho i o hu ri. &c.

"Sinn a fhuair an droch coinneadh,
Dol an coinneadh a mheanbh chruibh;
B'fhearr na siubhal nan tonnan,
A bhi 's na tomaine garbhlaich.
Mo cheann cho trom ri cloich-mhuilinn,
'S nach urrainn domh sheanachas;
Ciad nan creach! thug a mach mi,
Leis a bhraise bha 'm earbul."
Ho i o hu ri. &c.

Bha na reitheachan ladair,
'N àm bhi fagail an eilein;
Gu robh geir air an airnean,
'S iad gun fhaillinn gun choire.
Leis a mheud 'sa bha dhroch nadur
Ann am pairt ga'n leith-deiridh,
'S ann a choinnich an t-aog sibh,
'S bha na caoraich fo dheireas.

## ORAN DO DH'EACH,

MALL AIR THURAS, 'S GUN AN T-UGHDAIR BHI NA SHLAINTE.

AIR FONN.

A chailin duinn a chuailean readh,
Huill ho mar bha mi fein ;
A chaileag sin ga 'n tug mi speis,
Gun d'fhag thu fein fo mhulad mi.

Ge socrach tha mi 'san àite,
Mi falbh le cairt ann an tràsa,
'S mor gu b'fhearr leam bhi air bàta,
Ged' bhi sàile cunnartach.
A chailin duinn, &c.

Ged' tha mi falbh leat an tràsa,
Ann ad' fhreasdail, air dhroch asuig,
Bha mi uair, 'n uair bha mi 'm shlainte,
Nach b'e mo chàil fo m' churac thu.
A chailin duinn, &c.

'S mor gu b'fhearr leam an làir iaruin,
A leumadh suas air a fiarabh ;
Fhad 'sa chumain ruith fo d' chliabhuich,
Cha bhiodh siar a chunnart innt.
A chailin duinn, &c.

Ged' a sheideadh i deas, no 'n earra-dheas,
No dh' aon taobh ga 'n deanta tairgse,
Gleidhinn acairsaid an Albainn,
Ge b'e cearb an cuirinn i.
A chailin duinn, &c.

Labhair esan mar bu chòir dha :
" An cualadh tu 'n t-each a bh' aig Deorsa?
D'fhalbhadh e gu cinnteach cònart,
'S chuir e 'n toir air ioma fear.
A chailin duinn, &c.

Tha mise an deighe mo phianaidh,
Le thricead 's a tha mi air iasad ;
D'fheumadh mo bhrògan an t-iarun,
'S cha neil stiall air fuireach diubh.
A chailin duinn, &c.

Tha mi fuireach an droch àite,
Shios ann an rutha na h-airde ;
Gur a tric a bhios mi'n laimh ann—
'S mi each bàn a h-uile fir.
A chailin duinn, &c.

O'n tha thusa bochd mar tha thu,
'S ann a ni thu fuireach samhach ;

Bheir mi dhachaidh thu gu sabhailt,
Mar a càin thu tuille mi.
A chailin duinn, &c.

'N uair a ruigeas sinne tigh-seise,
Na leig mise am fang na spreidhe;
Feuch am fag thu lag mo dheitheann,
Gheibh mi fhein an t-ium fhuasgla.
A chailin duinn, &c.

'N uair a thilleas sinn le cheile.
Tha mise gu ladair gleusda;
'S math a sheachnas mi dhuit feithe,
Ge nach leum mi urramach."
A chailin duinn, &c.

Chosg mi 'n t-slat riut na dorna,
Feuch an d'thugainn feitheadh bheo dhuit;
Cha neil lùs an nis am dhorna,
'S gur h-i t-fheoil tha fulangach.
A chailin duinn, &c.

## RAINN LEIS AN UGHDAIR DO NIGHEAN ARAID,

A DH' EIGH AIR AN CUIS EIGINN, 'S E GABHAIL AN RATHAID.

MADUIN cheutain dhomh 's mi 'g eiridh,
Air taobh sleibhe am bac-bhealach,
Thachar beusach orm na h-eiginn,
'S fear le streup a raiseadh ria.
Thuirt i le cabhaig, 's i g-eigheach,
'S mòr am beud ma thacharas e,
Paisde bochd a chur o fheum,
'S nach eil spèis do mhasladh aic.

'N uair chualadh mi guth na beusaich,
O'n bu chreutair taitneach i,
Ghabh mi nunn gu luthor, feitheach,
'S chur mi'n ceill an ascaoin da:
" Cha 'n eil do ghnothuch cho readh dhuit,
'S mise fhein an t-aca riut ;
'S a thoirt dearbh air mo sgeula,
Bu mhath feum a bhat' agam."

Ghabh mi nunn gu bac an lònain,
'S chaidh mi 'n ordu gasda ris :
" An cluinn thu, òigear, 'sguir ad' ghoraich,

Ri do bheo cha tachair e ;
Theid an ceangal air do dhòrna,
'S gu bi mòran masladh agad ;
O'n tha agamsa streang chòcraich,
Theid an corr mu d' chasan dith."



## ORAN DO GHILLE OG,

A REITEICH RI BANTRAICH, A THUG CUL RIS, 'S A PHOS SEAN DUINE.

MAR GU BE 'N GILLE OG A DHEANADH E.

AIR FONN.

Chaidh an comunn, an comunn,
Chaidh an comunn air chùl ;
Dhealaich comunn ri cheile,
'S rinn sibh fhein comunn ùr.

ACH a bhean a thug luaidh dhomh,
Tharuing suas rium re d' dheoin,
D'fhàg thu m' intinn cho luaineach,
Le barrachd cluaineas do bheoil ;
'N uair a shaoil mi snuim cruaidh
A chur, nach fhuasgladh na meoir,
Thug thu breab anns a bhuaraich,
Mu'n sheall mi uam bha thu pòsd.
Chaidh an comunn, &c.

'S grad a leugh thusa 'n t-eagal,
'N uair a theich thu cho luath;
Edar pòsadh a's eaglais,
Ghabh thu geilt air neo fuath.
An deigh do ghealtanas beadai—
An deigh do dheas laimh thoirt uait,
Nach treigeadh tu 'm feasda—
'S nach robh teaga ann uair.
Chaidh an comunn, &c.

'N am bu phaisdeachan gòrach,
Le smachd na h-òige bhi ann;
Cùis is nàire rì ailis,
'S e rud a th' ann—bean a rug clann.
An deigh do ghealtanas falaich—
An deigh do bharantas teann—
'N uair a d'fhag mi do shealla,
Thug thu car, 's cha be 'n t-àm.
Chaidh an comunn, &c.

Cuid a d'fhasan bhan òga,
Cuid diubh gòrach, cuid glic;
Chuid a chinneas air chòir dhiubh,
'S aobhar sòlais gun cheist;
Chuid an cinnich an glòsmairt,
'S iad gu tòin tromach leisg;

Mile mallachd ri bheo,
Ga h-aon ga dheoin a bheir leis.
Chaidh an comunn, &c.

Cuid a d'fhasan bhan òga,
Chaidh a chòdach bho shean;
Ach, ma dh' iarrus tu còra,
Gheibh thu sonraichte gean.
Ach ma dh' iarrus tu pògan,
Mas' a beo i, 's tu a fear;
Cha mho chreidinnse còra,
'S gu feudadh ròcuis bhi geal.
Chaidh an comunn, &c.

A bhean, na 'n labhradh tu fòill rium,
Dh' innsinn seol air thu stad,
'N uair bhios am bodach 'sa chòlai,
'S e gun treoir, no gun neart.
'N uair bhios a chlann anns a bhiogail,
'S iad gun dealbh air rud ac;
'Sin nuair thuigeas tu 'n dòrain,
Ge boil le d' shròin tha thu 'n glais.
Chaidh an comunn, &c.

Cha 'n eil bantrach a's tìr so,
Ga bheil prìs to ghill òg;

Ach na tarra-bhodaich ghrìsean,
  Ga 'n cur sìnte rim' pòig.
Ged' a gheibheadh tu rioghachd—
  Ged' a sgriobhte dhuit còir--
Ge de 'm fios o cheann crìche,
  Nach tigeadh dì air a chorr.
    Chaidh an comunn, &c.

'N uair a chinneas sinn aosar,
  Cha bhi sinn eutrom le fonn;
Tinneas cleibh agus casdaich,
  Guth chratain cho trom,
Bhi gu smuigeadeach, rapach,
  Cuir amach ar cuid ronn;
Gur a h-olc an ceol cadail
  Sin, 's an tachas cho trom.
    Chaidh an comunn, &c.

Ach, ma dh'eireas dhuinn tuiteam,
  Gu falbh ar cuid uainn, 's ar nì,
Gu tig oirne mar chus es,
  Gur fheudar trusa o'n tìr;
S'fhearr fear a ghiulan a mhusgadh,
  Bheir a chuid as gach frì,

Na fear nach eirich gun chuiseal,
Chaill e shusbailt 's a bhrì.
Chaidh an comunn, &c.

Rud tha sean fhocal ag innseadh,
'S fhad o'n thinsgeil e mach,
G bheil iasg anns an fhairge
Cheart cho dearbhte 's a thainig as:
Ged' thainig thusa fàr na feille,
Tha na ceudan gun fhear;
Cha 'n fhaod e bhith ged' a threig thu,
Nach fhaigh mi tè bheir mi as.
Chaidh an comunn, &c.

---

## ORAN SEALGAIR,

A CHAILL A GHUNNA, 'SA SHAOIL NACH FHAIGHEADH E CO-MATH.

LATHA dhomh 's mi falbh na'm aonar,
Tha mi smaointean air bhan righinn,
An sean fhacal tha ga innseadh,
O'n chleachd mi mo nì ga m' fhàgail;
Saoilidh am fear a bhios na bhantraich,
Nach fhaigh e samhla na d'fhag e;

Air mo lamh gu bheil iad breugach—
Tha mi so 's mi 'n deis a radhain.

Ach, cliu, piseach, 's pailteas buantachd,
Air an lamh o'n d'f huair mi 'n Spàinteach.
Cheangail mi riut snuim gun f huasgladh,
Air a chiad Diluain do'n ràthaidh ;
Ged' a bha mi air mo bhuaireadh,
An dùil nach f haighinn luach 's na d'fhag mi,
Ged' bu taitneach cleamhnas Ruairi,
'S teann gur e na f huair mi 's tàire.

Shiubhail mi Mach-thìr a's Galltachd,
'G iarruidh samhlu gam' cheile ;
Cha d'f huair mi do leithid ann an Sasun,
No ann an Albainn, no an Eirinn ;
Gus an d'fhuair mi as an Spàinte,
Gu ma slàn ga m' athair-ceile ;
'S gu ma slàn ga m' athair-ceile,
O'n d'fhuair mi, 's mi m' eiginn leannan.

Leis an siubhlain gach ard eutrom,
Far nach biodh mac eilde faluin ;
Gùr minic a tholl mi bian,
O'n fhuair mi mo chiad leannan faluich ;
Mas' a beo mi leth-cheud bliadhna,
'S gann dhuit gum' bi t-fhialachd aireach.

Gur h-i bean mo chridhe an Spàinteach,
Tuig mo chās, a's mi na 'm aonar ;
O'n thachar dhomh a bhi na m' eiginn,
'S mi chuideachd ort fein 'san aonach.
Dean thusa gniomh mar is àbhaist,
Ni mise, mo lamh, na d'fheudas—
Ma ni thu gniomh mar is àbhaist,
Gu bràth, cha 'n iar mi do chaochla.

Tapadh leat airson do ghealłai,
'S mor mo chomunn ga do sheanachas,
O'n is tu mo leannan faluich,
Anns a ghleannan am bi 'n fherais.
Ghleidh mi roimhe air neart an Righ dhiubh,
'N uair thog iad a chìs an Albainn—
Mi 'n uair sin gad' altrom gu muirneach,
'S o a nuair tha 'n cliu ri dhearbha.

"Ged e 'n cliu so bhi tu 'g iarruidh,
Mas' fhiach mi nach dean thu fhaighinn?
'S co math leam a cèir, no ceann rium,
Ach cuir ball air bhith mu 'm chomhair ;
'S o a chrè am bheil na d'fhoghnas,
Beag air mhor ga 'n cur thu romham ;
Cha bhi h-aon diubh saor o dhòrain,
Ged' chàireadh tu còig dhiubh codhairt."

Chàirich mi beul air an t-socair,
Cha bi sud mo dhosgain anmoch,
Gu robh mac na sonn roimh dosan,
'S e na fhiamh am fochan garbhlaich.
Mar docha leam breug no firinn,
Air m-fhocal cinnteach gun d'fhalbh e;
Mu'n do las am fùdar cluaise,
'S gann da gu 'n cual e na mharbh e.

Bha sinn 'n sin feangach, riachach,
Fiadhach, fuileach,
Gu toitearlach, biorach, stàigeach,
'S fhada d'fhaireite gaoth far teine;
Gu pailt, 's gu h-iomadaidh òlar—
Gu h-iomadaidh òlar, iomail;
'S e cuid is motha ga 'r n-aimcheist,
Gur pailt dhuinn cuilm no gillean.

## MARBHRANN DO SHIM MHORAIR,

### A CHAILLEADH LE SGIORRADH.

'S MITHICH domhsa bhi dusgadh,
Cha n' àm cadail e'n duthaich,

'S goirt an sgeul th' air ar culaobh,
So i bhliadhn' tha dhuinn tùrsach,
Mu cheann-feona, 's bu diubhail bho 'n Righ e.
'S mithich, &c.

Fhuair mi nuaidheachd di-ciaduin,
'S an diar-daoin fhuair mi fianuis,
Air na bha do dhroch dhiol ort,
Cheann tighe na fialachd Mhic Dhughaill.
Fhuair, &c.

Fhuair mi sgeula bho 'n chaolas,
Ris nach d'rinn mi bonn faoilte,
Thu bhi marbh ann ad' aodach,
Chuir cho tric sinn gad' chaoineadh ;
'S ann a fhuair sinn a chraobh an deigh lùbadh.
Fhuair, &c.

Craobh an abhul is aird thu,
A d'fhas riamh ann an garadh ;
Bu mhor meas aig na Gaidheil,
'N am faigheadh tu laithean ;
Bu mhath feum ann an lathair na cuirte.
Craobh, &c.

'S gur mise th' air mo leonadh !
Mu Mhac Thighearna Mhorthir,

Thu bhi d' shìneadh an seomar,
'S tu gun uaislean, gun choisre—
'S do chuid fola a dortadh air ùrlar.
'S gur mise, &c.
A Righ! bi sud an fhuil uaibhreach,
A bhi sioladh le d' ghuaillean!
Bun misleach gach fuaran,
Tobar fiona gun truaille;
D'fhag thu sinne dheth truagh, sinn gad' iontrain.
A Righ, &c.
'N am b'ann le deoin dhaoine,
Thigeadh gaiseadh ad' shaoghal,
'S iomad bratach bhi sgaoilte,
Edar Sasun, 's na caoiltean;
Bhi lamh dhearg agus fraoch toirt cuis diu.
'N am b'ann, &c.
Dh' eireadh leat na daoin uaisle,
H-uile àite as an gluaisd iad;
Thig Mac-'ic-Alastair ruadh leat,
Bha do chairdeas da uair ris—
A's ris na fir sin a ghluaiseadh o'n Ghiusaich.
Dh' eireadh, &c.
'N am b' aithne dhomh innseadh,
Mar a thainig do shinnsre:

Bu sibh namhaid na sìthne—
Bha sibh math air ceol fidheile;
Is tric a sheinneadh a phiob leibh air ùrlar.
'N am, &c.

Cnaimh a chnaimh, a's cnaimh chràiteach!
Na seana chnaimhean ga 'n àrach;
Na 'n cnaimh ùr oirn an tràsa!
Sgriob gach latha ann am fasach;
Gur tric taghaich a bhàis toirt cùis dinn.
Cnaimh, &c.

S i mo thruaighe! do mhathair,
'S mi tha dubhach mar tha i!
'S tric a cridhe ga fhasgadh,
'S i ri cumha na d'fhag i.
Tha na h-uaislean gu cràiteach mud' iontrain.
'S i mo thruaighe, &c.

Tha do phiuthar gu truagh dheth!
Gun tamh oiche no uaire;
Ach, gu 'n cum an Ti suas i,
Ann am misneach, 's an cruadal a dùchais.
Tha do phiuthar, &c.

Soil leam crùban do chairdean,
A's iad gun sund, gun cheol gàire;

D'fhalbh an coinneal, 's an sgathan---
Cha 'n fhaic sinn gu brath thu ;
'S ann a dh' imrich am bàs uainn gu h-ùir thu.
Soil leam, &c.



## ORAN DO DHONUL DONULLACH.

AIR FONN.

Horeann ho ro a ho,
'S mithich duinne eiridh, mo nighean donn.

'S MITHICH domhsa dol dachaidh,
Tha mi fada air mo cheile, mo nighean donn.
Horeann, &c.

'S gur a fhada mi an Scalpai, [donn.
Far nach cleachdach leam beurla, mo nighean
Horeann, &c.

'S mòr gu b'fhearr bhi air Morthìr,
Far am bi òganaich ghleusda, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Dhonuill Mhic Lachuin o'n Bhraighe,
Chuirinn fàilte roi' cheud ort, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Bu tu combanach botail, [donn.
Cha bhiodh sprochd ort ma dheighin, mo nighean
Horeann, &c.

Agus combanach buideil,
An uair a chuirte ma dheighin, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Gur a math a thig dhuit gartain,
Dol a chasgairt an t-sleibhe, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Cha bu mhiasa thig dhuit osan,
Calpa socrach gun eislean, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Bu tu sgiobar a bhàta, [donn.
'S ro mhath chàireadh tu fhein i, mo nighean
Horeann, &c.

Dol seachad air Soa, [donn.
Gu m' bu bhoidheach fo breid i, mo nighean
Horeann, &c.

Gur a bui ga d' leannan,
Gur a h-ainne a ceile, mo nighean donn.
Horeann, &c.

Gheibh i com an duin' uasail,
Lamh chruaidh air chul feuma, mo nighean donn.
Horeann, &c.

'S tu sheasadh an duine,
Agus tuille nam' b'fheudar, mo nighean donn.
Horeann, &c.



## ORAN DO RUAIRI MAC-ALASTAIR,

DUINE-UASAL ARAID CHAIDH AIR FOGRADH DO THALAMH MHIC-AOIDH, 'SA BHA RIS NA FHEAR GHLEANN-ALLADAIL.

Gur e m'aidhear an cùirtear,
Tha do sgeul orm mar chùram;
Thu thighin faluin a duthaich Mhic-Aoidh.

Oigear aigeanaich, shundaich,
Mhodhail, mhacantaich, chliutaich,
Air an tig na h-airm ùra, neo-chlì.

Cha fhaillean gun sùgh thu,
'S cha bu choill gun a rusg thu;
Gu bheil uaisle air do ghiulan a's sìth,

Ge be d fheucha bho ghrund thu,
Bu ghlan do fhreumhach ri rusgadh;
Gu bheil uaisle air do ghiulan gun dì.

Craobh thu dh'abhul a gharaidh,
Air an d'fhas am meas àluin;
'S glan an fhiamh th'air 'na dfhas od' chùl cinn.

Bu tu sealgair an làn daimh,
Na h-eala, 'sa chrà-gheoi,
Chaoilich dhuibh theid gu h-ard annsa chraoibh.

Earba bheag nan cas lughar,
'S i nach tearna od' fhudar;
'Se do pheilear cruinn siubhlach ni 'n dì.

'S math thig leine gheal chailc ort,
An deigh a bannan a bhreaca;
Thigeadh sud air gheala ghlaca mo ghaoil.



## ORAN DO DHUINE ARAID,

AIR FHAGAIL LE CHOMBANAICH, 'S E FALBH AIR THURAS.

'Nochd ge socrach mo leaba,
Cha chadal is tamh dhomh;
Mi ri smaointinean iasaid,
Bhi ga iarruidh 's gach aite;
Mi gun làir, mi gun ghearan,
Mi gun stallan, gun àigeach;
Mi mar dhuine ri port,
'S mi gun choite gun bhàta.

Tha mi smaointe air m'easbhui,
'N uair nach freasdail cuid chaich mi,

Leis na fhuair mi gam' chleachda,
San leam is fhada mar tha mi.
Fhad 'sa mhaireadh an darach,
Gu m' biodh m' airealas la rium ;
Tha ms 'n diugh air a chladach,
'S clann an scallag air m'fhagail.

Cha 'n eil sud ach cuis fhoirneirt,
Nach bu chòir bhi ga aireamh ;
Mar tha 'n aois a toirt barrachd,
Gu'n d' rug maille air mo chàileachd.
Chaidh mi 'n trumad gu h-astar—
Tha smachd na laige air mo phaisdean ;
'S an a nis tha mi faicinn,
Gu bheil mo thaice ga m' fhagail.
D'fhag sibh mise n' ur deighe,
'S mi mar ubhal air ghluasad,
Air a mheanglan bu chaoile,
Mar tha ghaoth a brath fhuasgladh.
'N uair a tharrung mi 'm aonar,
'S mò shaoileam na fhuair mi ;
'N uair a chunnachas am dhreap mi,
'S beag neach leis am bu truagh mi.

Gur trom letrom na h-aois oirn,
Ge nach faod sinn a seachnadh ;

Ged' is math leinn a faotain,
Gu tig claoidh air ar pearsain,
Ni i mall am fear gleusda,
Ni i èis do'n f hear thapaidh,
Ni i lag am fear ladair,
Dh'aindeoin ardan a phearsain.

Ged e fà dhuinn bhi 'g innseadh
Gach aon nì ga robh againn ?
Gun ann ach deire na cìse.
'S i na sgriob roimh na glacan :
Gur h-e 'm beus th'aig gach duine,
Mar tha'n giomach 'san 'aiche,
Gach ni gheibh e na iongain,
Nach leig intinn da sgapa.

Chunna mis e 'n Aird-riothach,
'S i uair bu bhiachaire bailtean,
Le'n culaidhean gniomhach,
'S iad fo'n triall a tighin dachaidh ;
Le sgiob a fear òga,
Dheana eolas ri sneachda.
Shuidheadh treun air a h-àlach,
Na bheireadh failluin nan acuin.

'S mor an èis anns an tìr so,
Bhi gun saor, bhi gun cheardach,

Bhi gun duine ni buille
  Ri taobh teallach, no làrach;
A liuthad fear a rinn macrachd,
  Air chuan glas air ar saille,
Nach dean tuille ga'r gearan,
  O'n nach d'fhan sinn mar bha sinn,

Thoir soraidh uamsa gu Donull,
  Tha fo leon anns an leabai,
Tha ri fulang a chruadail,
  Nach gluais e le laige;
An Tì bhi reiteach dhuit àite,
  Far an dàn duit dol dachaidh—
Cha bhiodh iarun na chàs orm,
  Na'm biodh càil ann ad' phearsa.

'S olc an caraid dhomh am monadh—
  Mhill e n'uraigh 's am bliadhna mi;
Mar tha mis' agus Rois-bheinn,
  Ge be' bhaisd thu gu b'fhior e;
Thug thu buille dhomh 'n uraigh—
  Thug thu tuille dhomh am bliana;
D'fhag thu cnaimh orm cho dochairt,
  'S nach deachadh goirteas air dìchuimhn.

*MARBHRANN*

DO THIGHEARNA GHLINN-ALLADAIL.

'S IOMA fear a bha duilich,
Agus bean a bha tuireadh,
Mu chean teaghlaich na h-urram,
A tha 'n Duneudain a fuireach ;
Na thigh geamhrai, 's nach ùrrainn a ghluasad.

Tha do mhathair ga d' ghearan,
'S gu robh cridhe air a sgarradh !
Ge nach d'fhag thu i falamh ;
D'fhàg i 'm pluran bha falain,
An ciste chaoil air a sparradh fo fhuair lic.

Cha b'e faillean gun sùgh e,
'N uair a cheannuich e Muìdeart,
Eagal gaill thighin a duthaich ;
Ach slat do 'n iubhar nach lùbadh,
Ge nach d'fhan thu ri cuntas na buantachd.

Craobh an abhal a b' ùire,
Air am fàsadh na h-ubhlan ;
Gu robh na freumhaichean dlutha.

Tha Clainn Donuill a cuntas,
Gur a lugha an cliu do thoirt uatha.

Fhuair thu eolas air mach-thir,
A's fhuair thu fòlum gach fasain ;
Cha b'ann cear thug thu leat e ;
'S òg a d'fhag thu do bhailtean ;
Gu b'e diubhail nan creach a thug uath thu.

Bha thu cinnedail, caoineil,
Lom làn spiorad mar shaighidear ;
Gu robh t-aghaidh a soillseadh,
Mar dhearsa maidne baoisgeadh,
'N uair a shuidheadh tu 'n measg nan daoin uaisle.

Bha do chairdeas cho lionar,
A Clainn Donuill ri iarruidh ;
A's thu Chlainn Ghrigair na biatachd,
Daoine foghainteach, fialai,
A choisneadh nan ciad anns gach cruadal.

Tha do chairdeas ri Gleannaibh,
Far an d'fhàs na fir ghlana,
'S moch a dh' eireas bho 'n leannain,
A losgadh fudair le deireas,
'S an cuid fiadh a call fala air an luachair.

Bu leat cairdeas Chlainn Ghrigair,
Luchd nan claidheanan sgiobalt,
Bu mhor cliu anns gach trioblaid,
Le n' cuid saighidearan fhìnealt,
An àm a bhi tilleadh na ruaige.

Bha do chairdeas o'n Gharbh-bheinn,
Bho cheann Loch Seile na sealgair;
Far am bu tric na daimh dhearga,
Gu robh frì ann cho ainmeil,
Gus añ d'thainig am meanbh chro' ga m' fuadach.

Cha b'e fearun nan caorach,
Bha mairsin aig daoine—
Cha bhiodh ciobair a glaodhaich;
Ach bainne 's uachdar ga thaoma;
'S gu biodh crobh le n' cuid laogh air na buailtean.

'N uair a thainig an Prionsa,
Far na sheas e na d' dhuthaich,
Thog thu clach agus tùr ann,
Bha mar chuimhneachan dubhailt;
Bu tu lamh a dhiola nan crûn ga'n toirt uait ann.

Bu tu taghadh an t-sealgair;
Agus sgiobair na fairge,
Ge d' bhi la cas, garbh, ann,

Ged' a dh'eireadh i gailbheach,
'S tu gu 'n diobradh an t-anbharr fo guaillean.

'N uair a sheoladh do Choirri,
Nunn 's an nall roimh chaol Muile,
Bhi tu fein ann mar dhuine;
'S tu gu stiura a mhuir dhcibh,
Ge d' bhi siuìl ann an cunnart thoirt uaith.

Cha b'e coltas na gorta,
Bhiodh na deire 's na toiseach,
Aig luchd thragha nam botal,
'N uair a liont air do chosg iad;
Cha be 'n sgrubaire bochd ga 'n toirt uait thu.

'N uair a thilleadh tu dhachaidh,
Cha b'e iomal na h-airce,
A bhiodh aig do Stiuart ri sgapa;
Gu biodh fion ann co pailte,
Ris a bhurn a bha glaca nam fuaran.

Gu biodh piobaireachd fheadan,
Agus fidhilean ga m' freagairt;
Mar bu bhinn le luchd leadan,
Ann ad' sheomar gu leadur,
N uair a thoisicheadh beadrachd dhaoin uaisle.

'S ann 'sa Mhorairne ghleannach,
A shuidh teaghlach na 'm beannachd ;
Bha do mhathair cho banail,
'S gu robh sioth air a teangai,
Ghleidh i urram nam ban ann air uaisle.

Ged' a luidheadh i 'san oiche,
Cha b'e 'n codal a rinn i ;
Ach bhi smuaintin an oighre,
Tighearna òg nam fear faineach,
A bha 's na gleannaibh gun fhoill ga chuid tuatha.

'S ioma fear ga robh cliu ort,
'N uair a d'fhagadh tu dhuthaich,
Edar Eirinn a's Muideart,
Lamh a dhioladh luchd ciuil thu,
'S e do sporan nach diulta am fuasgladh.

D'fhag thu t-oighreachd, 's do choille,
Dara taobh do Loch Seile ;
'S math na daoin aig am bheil e,
Air a sgriobha cho soilleir,
'S nach bi duil aig fear eile thoirt uatha.

Ged' a d'fhalbh a chraobh mhulaich,
'S math a fhreumhach a d'fhuireach,

Gus na smeuran a chumail.
'S iad do chairdean bha duilich,
'S cean feona air a shumanach uatha.

## ORAN DO THE ARAID,

A REIC FHEILE-BEAG RIS AN UGHDAIR, 'S A THAINIG A SHIREADH PAIGHE RO 'N AM A GHEALL E.

SEISD.

Hi rill eile horo,
Ho ro hi rill horo,
Hi rill eile horo,
Ho ro air cù an t-sealgair.

'S DONA an toiseach casgadh,
Bha edar mise a's Mâiri;
Gu'n ghabh mi beagan ardain,
Ma phairt ga d' chuid seanachais.
Hi rill eile, &c.

Tha iomad bean 'as duthaich,
Nach leigeadh ris mo chulaobh,
Bho'm faighinn beagan ùine,
Mu'n ruisgeadh iad m-earbul.
Hi rill eile, &c.

'S e Aonas Mor a dh'eiltich,
'N uair chunnaic e mo shleisnean;
Gur mise bh'air mo leire!
'S an fheithi gam' shalucha.
Hi rill eile, &c.

An fheoin bhitheas ri griothuchan,
Cha n' fhaigh iad ach na 's fhiach iad;
Biodh àite cuthann shios,
Aig ceann iocar chaol sealabhain.
Hi rill eile, &c.

Gu'n innis mi ro laimh e,
Gu d'theid mi shireadh snaimh e,
Air a h-uille h-aon sa bhraighe—
'S thig pairt dheth o Mhairearead.
Hi rill eile, &c.

Gu'n d'theid mi sios do Mhàmi—
Tha bean ann tha mi dàn orra;
O'n chaidh mi air an fhàidh,
Cha'n fhag mi thu 'n dearmud.
Hi rill eile, &c.

Tha bean mo chridhe aig Dughall,
Air guallain Thor-an-ùraig og;
Gu'n d'thoir i pairt do'n dlù dhomh,
O'n ruisgeadh a meanbh-chro.
Hi rill eile, &c.

Gu d'theid mi do na h-Aorain—
Gu'n oiltich iad ro m'aogusg ;
Theid Peigi anns na fraochaibh,
'S i glaodhaich air an t-searànta.
Hi rill eile, &c.

Thuirt Mairi agus Seonaid—
Tha iuma againn anns an t-seomar,
'S gu faigh an duine còir i,
Ni 'n t-oran cho dealbhach.
Hi rill eile, &c.

Dol seachad tigh Mhic-Eibhinn,
Gu'n tainig a bhean cheutach,
Leis a chreadan ghle gheal,
Domh fhein, gu'n pheighin airgiod.
Hi rill eile, &c.

Gur h-ann aig Allt-an-'isrich
Tha'n ceathrar ban, 's bu ghrinn iad,
Ga bheil na ceadain mhìne,
Ga'n cìreadh 's ga'n armadh.
Hi rill eile, &.

Cha 'n uileoir dhomh bhi cinnteach,
Mu 'n teid a chuis gu finid ;
Co dhiu so d'fhag mi 'n dìchuimhn,
Nic Isaig, no 'n t-seana bhean.

## ORAN LE TE ARAID DO LEANNAIN.

O! GUR muladach tha mi,
 Tha mo leannan air fàs rium an gruaim!
Thug mi gaol o cheann tamuil,
 Tha tè eile ga mhealla sud uam.
'N uair a theid mi 's an leabai,
 Gur a h-aotrom mo chadal, cha suain;
Tha leann-dubh orm air drugha,
 Gur tric snithe mo shul le m' dhà ghruaidh.

Mìle marbhaisg air na fearaibh,
 Tha iad gòrach nam barail, 's nam beus;
Cha taobh iad tè fholamh,
 Bho nach bithidh a h-earras ga reir.
D'fhaotadh tè bhi gun tochra,
 Bhi gu sìmhalda, socair, na ceill;
'S nighean bodach na soice,
 Bhi gu h-ardanach, droch mhuinneach, breun.

Ach an cluinn sibh mi dhaoine,
 Ged' a labhair mi faoin ann am chaint,
Car son a bheirinn mo speis,
 Do d'fhear bu taine mar spreidhe air a ghleann?

'N am faicinn an urainn,
Gu cuirinn gu bun na bhiodh ann;
'N àile rachainn an urras,
Gu cuireamid tuille na ceann.

Gu bheil moran a còradh,
Gur a h-iomadaì òinseach 'as tìr;
Com' am bi mi ga 'n aireamh?
'S gur a cinnteach gur pairt dhiu mi fhein.
Ach 'nam faighinn gu 'm roghainn,
An leannan a thaghainn domh fhein,
'S mor gu b'fhearr leam thu agam,
Na umaidh do bhallach le nì.

Gheibh gach aon neach am fortan,
Co dhiu bhios ann coga no sìth;
Fear a phòsas an tochra,
'S an tè nach bi coltach ri cheird;
Bithidh i leisg an la fuarai,
'S cha dean leisgeal na buachailleachd feum;
D'fheuda sgriob do dhroch earrach,
A fagail cho falamh rium fhein.
Tha mo chean air an taillear,
Gur a clanagach aluin do chùl;
Gu bheil mais ann ad' aodun, [chùl.
Nach cuireadh neach air an t-saoghal air

Mas' e gainead mo spreidhe,
A thug dhuit mo threigsinn air chul,
Mo mhìle beannachd ad' dheighe,
'S biodh agad mar roghnuicheas tu.



## MARBHRANN DO DONULL MAC-GILLIOSA BH' ANN AM MOR-THIR.

LE AONAS MAC-GILLIOSA, AN CEANN LOCH-MORTHIR.

Cha'n ioghna mi liatha,
'S mo chairdean a crionadh,
N'an àgain ga'n spionadh,
Mar is aille 's is briagha.
'S tric an teachdair g'an iarruidh an t-eug.
'S tric, &c.

H-uile cnaimh mar is ùire,
'S is doire ri ghiulan,
Tha sinn uile ni's brùite—
Sinn air choltas nach duisgear ar leigh.
Sinn, &c.

Gu bheil sinn air ar ciùradh,
O'n a theirig an ùine,
Dh'orduich Ard Righ nan dùl,

Do Dhonull Mac Aonais Mhic-Donuill,
'S gun ar duil thu thighin beo chugainn fein.
'S gun ar duil, &c.

Gur sinn a tha cràiteach,
O'n a rinneadh do bhàtha ;
Sinne a d'fhaodadh a radhain—
Gu bu sgiobair air sàil thu.
'S tric a chuir thu muir gàbhai ad' dheigh.
'S tric, &c.

'S tric a d'fhalbh thu na d' *chaiptein*,
Uainn do dh'Eirinn 's do Shasun,
Le do luchd mor ga reic ann,
Am bailte margaidh 's air faiche.
'S tu bhi calma, sin, tatrach, treun.
'S tu bhi, &c.

Cha'n eil gin a rinn t-fhaicinn,
Ann am Breatun, no aisde,
Nach robh dìleas cur beachd ort,
Aig fior ailleachd do phearsain.
Bhiodh na h-uaislean gad' thatadh gu feisd.
Bhiodh, &c.

'Bu tu 'm fidhealair 's an damhsair—
Be do ghnà a bhi sundach—

'S tric a bha do chruit chiuil leat;
'N uair a bhiodh tu air bhainsean,
Bhiodh iad uile ann, 's an intinn ort fein.
Bhiodh, &c.

Bu tu 'n snamhaiche calma,
Bu tu 'n t-iasgair, 's an sealgair,
B'e do mhiann bhi ga 'n leanabhuin;
'S i do shuil a bhiodh cuimseabh,
'N àm bhi tilgeil na h-ùrchair 's an fhrì.
'N àm, &c.

Anns an treup, bu tu 'n gaisgeach,
Ach bha thu sìmhalda, socair,
Foinne, finealta, coltach;
Agus deirceach ri bochdan,
'S tric a chòduich thu 'n uochd bhi na fheum.
'S tric, &c.

Tha mi cinnteach, as dearbhte,
'N an cluinte daoine ga d' mharbhadh,
Gu 'm biodh tòir air an leanabhuin,
Agus mòran fo 'n arma,
Togail t-eiric, a Dhomhuill Mhic Ghillios.
Togail, &c.

Cha 'n eil feum bhi g' ad iontrain,
'S nach toir mi thu g' ar 'n ionsuidh;
Ach bhi daonan ag urnaigh,
Agus cuimhneacha diulai,
Gu teid ar glaodhaich gu cuntas sinn fein.
Gu teid, &c.

A bhi cuimhneacha tratha,
Nach eile sinn 'n so ach air àiridh,
'S o'n a dh' orduicheadh bàs duinn,
Gu bi sinn uile air bheag dàil air do dheigh.
Gu bi, &c.



## MARBHRANN LE MAC FIR ARDNABIDHE, AIR LEABAI BHAIS.

Duisg a cholluinn! o do chadal,
Is fhad an oiche dhuit do shuain;
Gun chuimhn air an t-slighe mu d' choinne,
'S olc dhuit an comunn a fhuair—
Comunn edar thu 's an saoghal,
Cha bhaothal a chumail ceart;
Ma gheibh a cholluinn a sàth,
Biodh aireachas ann la nan leac,

La na lice caoil na cuinge,
  Is mor ar cuntas ri thoirt uainn ;
'S a mheud 's da 'n drinn sinn dh' eucoir,
  Is ann n' ar 'n eudan fein gu 'm buail.
Buailidh striopachas a's pòit—
  Buailidh mionnan mòr a's fearg ;
'S e sin an la is leoir a mheud,
  Gar an leir e 'n diugh ach meanbh.
Cha leir leis an duine a lochdan—
  Cha leir leis an t-ochda pairt ;
Gu 'm biodh e ga leasacha tric,
  'S cha saoil e gu 'n tig am bàs.
Am bàs sin th' againn air bhrath,
  A's nach cleithear 'n ar thig an uair ;
Cha 'n fhà subhachais 'n ar toisg,
  Dhuinne 's olc gach lochd da 'n d'fhuair.
Gach lochd da 'n drinn sinn air thalamh,
  'S aireach dhuinn an lathair Dhe ;
Ma thagrar oirn trian na cuise,
  'S aobhar e d' ar cur am pein.
An duais sin a luthaig thu oirn,
  An tuigse, an cuimhne, a cheile,
Gu 'n càirear sud leinn gu bàs,
  Bhi briseadh t-aitheantan fein.

Aitheantan bu chòir dhuinn a chumail,
'S iomarlach a rinn mi 'n cleachda ;
Mo ghniomh, 's mo labhairt, an còmuidh
Cur an aghaidh còir a's ceartais.
Gun threig mi na h-oibre a b'fhearr,
A's thug mi sàth sa cholluinn chlì ;
A's mu thagrar oirn trian na bha,
'S olc a tharlas duinn a rìs.

'S olc a tharla duit a bhochdain,
Is olc leat t-olc a chur os aird,
Air mheud an t-sant tha d' chorpsa,
'S gaol na bochduin chur gu lar.
Air mheud da 'n cruinnich thu 'n aon ait,
A chuid, a mhaoin, no a thain,
Cha teid leat far an t-saoghail,
Ach ciste chaol nan tri chlar.

Fhir a dh'orduich mac am broinn,
Slat an coill, a's feur am fàsach,
Cuir, Dhe, m'intinn dhuit an ceill,
Bhi cuimhneach ort fein rè m' lai.
Gach la, fhad 's a bhios mi bhos,
Deansa cuimhneach mi air mo leas ;
Tha air do chomus a luathas,
Na bheireadh o fhuachd gu teas.

A chum 's gu deanamid da reir,
Deanamid t-aitheanta fein a lorg;
Anns gach ni bhios mi na fheum,
Is tu fein a d'fhurtaicheas orm.
Is tu ni furtachd orm a ghnà,
Anns gach càs an robh, na 'm bi;
A's mar gleidh thu mi fathast slàn,
Soilleirich dhomh rathad na sìth.

Dean domh rathad air mhath m' anma—
Rathad air leanabhuin a cheartais;
Seol dhomh rè mo bheath shaoghalt',
Cumail saor o'n pheaca.
Cum mi bho obair gun iochd,
A's fiamhail, furachail roi lochd,
Oir cuntaidh Dia dhuinn air gach achd,
Ciall a's cuimhne bhi n' ar corp.

'S olc a tharlas duit a chorpain,
'S beag t-onair an là mu dheire;
'N uair a dheileas riut an t-anam,
Cha 'n fhearr thu no gach talaimh eile.
Is sgreatai leis an duine bheo,
Bhi ga d' choimhead a d' sgleo mharbh;
Cha 'n ioghna sin, is beag do speis,
Is deisinneach a bhios do dhealbh.

Tiondaidh do shuile cul air aghaidh,
A's fàsadh do dheud na cnaimh dubh;
Caillidh tu do mhaise shaoghalt',
Caochlaidh do dhealbh, a's do chruth!
Fàsaidh do chruth glasdaidh, uaine—
Fuaraichidh do cheann, 's do chòsan;
A's tilgear do cholluinn, gun speis,
'S a chrea bho 'n tainig thu 'n toiseach.

A Thi mhòir 'sa dhoibhnich fheartaich,
Fhir a cheartaicheas gach aon ni,
Miadaich mo mhath, 's beagaich m' eucoir,
Fad mo cheile anns an t-saoghal;
Gus an ceaduich leat mo ghuidhe,
De 'n t-slighe so tha air mo chlaoi!
Mu 'n dealaich mo chorp ri m' anam,
Dhia dean aireach mi 's gach aon ni.

Ach a dhuine, an d' thug thu 'n àire
Do na peacanan so chùr thu?
Mu mhothuich thu fathasd do d' ghalar,
Is tìm dhuit teannadh ri tùrsa,
Treig an codal sin air t-aire,
Teann ri h-aireachas, 's ri urnaigh;
Mu 's lugh le d' mhaith, no le d' dholaidh,
'S tìm dhuit, a cholluinn, bhi dusgadh.

## MARBHRANN MHIC-'IC-AILEIN.

Le NIALL MAC-MHUIRICH, Seanachaidh Chlainn-Ranaill.

Och a Mhoire! mo dhunaidh,
Thu bhi d' shìneadh air t-uilinn,
Ann tigh-mòr Mhorair Drumad,
Gun ar duil rid' theachd tuille,
Le fàilte no furan,
D'fhios na dùcha da'm buineadh
A charaid, Iarla Choig-Ullaidh;
'S goirt le Ceannard Fir Mhuile do dhial.
'S goirt le Ceannard, &c.

D'fhalbh Donull nan Donull,
'S an Ranall a b'òige,
'S Mac-'ic-Alastair Chnoidart,
Fear na misniche mòra;
D'fheuch am beireadh iad beo ort,
Cha robh sud doibh ach gòraich—
Feum cha robh dhoibh na'n tòireachd;
'S ann a fhuair iad do chòra gun chlì.
'S ann a fhuair iad, &c.

Mo chreach mhor mar a thachair—
'S e chuir tur stad air m'aiteas,
T-fhuil mhoralach reachdai
Bhi air bòcadh a d' chraicean,
Gun seol air a casgadh,
Bu tu righ nam fear feachda,
A chum t-onair a's t-fhacal,
'S cha do phill thu le gealtachd a-nios.
'S cha do phill, &c.

Mo cheist, Ceannard Chlann Ranaill,
Aig am biodh na Cinn-fheonai,
Na fir ùr air dheagh-fhaolum,
Nach iarradh do'n t-saoghal
Ach airm agus aodach,
Le'n cuilbheara caol,
Sheasadh fad air an aodun:
Rinn iad sud, a's cha d' fhaod iad do dhion.
Rinn iad sud, &c.

'S mor gàir bean do chinne,
O'n a thòisich an iomairt—
An sgeul fhuair iad chur tiom or,
T-fhuil chraobhach a sileadh,
'S i dortadh air mhire,
Gun seol air a pilleadh!

Ged' tha Ranall ad' ionad,
'S mor an call ged' do chinneadh an Righ.
'S mor an call, &c.

'S trom puthar na luaithe—
'S goirt, 's gur cuinhan a bualadh,
Nach do ruith i air t-uachdar!
'Nuair a dh'iontraidh iad uath thu,
Thug do mhuintir gàir cruaidh asd;
Ach 'se orda a fhuair iad—
Ceum air 'n aghaidh le cruadal,
'S a bhi leantail na ruaig air a druim.
'S a bhi leantail, &c.

Dheagh Mhic Ailein, Mhic Iain,
Cha robh leithid do thighe,
Ann am Breatun ri fhaighin;
Tigh mòr, fiughantach, flathail,
'M bu mhòr sùgradh le h-aidhear;
Bhiodh na h-uaislean ga thaghaich;
Rinn iad cuimse air do chaithe,
Ann an toiseach an latha dol sios.
Ann an toiseach, &c.

'S iomad gruagach a's breideach,
Edar Uist a's Sleibhte,
Chaidh a mutha mu d' dheighinn.

Luidh smal air na speuran,
Agus sneachd air na geugan;
Ghuil eanlaidh an t-sleibhe,
O'n la chual iad gu 'n d' eug thu,
A cheann uidhe nan ceud bu mhor prìs.
A cheann uidhe, &c.

Gheibhte ad' bhaile mu fheasgar,
Smuid mhòr, 's cha b'e 'n greadan—
Fir ùr agus fleasgaich,
A losgadh fùdair le beadra;
Cuirm a's cupaichean breaca—
Piosan òir air an deiltreadh;
'S cha b'ann falamh a gheibht iad,
Ach gach deoch mar bu neartaire brìgh.
Ach gach deoch, &c.

'S iomad clogaid a's targaid,
Agus claidhe cinn airgid,
Bhiodh mu 'r coinneadh air ealachain;
Dhomhsa b' aithne do sheanachas,
Ge do b'fharsuin ri leanabhuin,
Ann an eachdraidh na h-Albainn,
Raonaill oig, dean beart ainmeil,
O'n bu dual duit a leanabhuin mar gniomh.
O'n bu dual, &c.

'S cha bu lothagan cliata,
Gheibhte a d' stapuill ga 'm beatha,
Ach eich chruitheach, shrianach;
Bhiodh do mhiol-choin air ialaibh,
'S iad a feitheadh ri fiadhach,
Anns na coirinibh riathach.
'S e mo chreach nach do liath thu,
Mu 'n tainig teachdaire t-iarruid o'n Righ.
Mu 'n tainig, &c.



## *ORAN*
## AIR RIGH UILLEAM AGUS BANNRIGH MAIRI.

LE IAN LOM.

SEISD.

Hi rin hà rin, ho ro ho bha ho,
Hi rin hà rin, ho ro ho bha ho,
Biodh gach duine agaibh brònach,
Airson foirneart mo Righ.

'N DIUGH chuala' mi nuaidheachd,
Air alt nach b'aimhealach leinn,
'N'an cumadh e chasan—
'S gu biodh an t-ath-sgeul cho binn—

Righ Seumas le farum,
Cur a dharaich na still;
O'n 's leat uachdar na mara,
Gluais a's taruing gu tìr.
Hi rin, &c.

Mhic Mhuire na h-oighe,
Coimhead foirneart mo Righ;
Co b'urrainn da'r smaladh—
Ach do lamhans' bhi leinn:
Faic anis Prionns Orans',
Cur na còir os a ciun;
Ach as do chobhair, a Shlanui-'ear,
Thig furtachd a's slaint air gach tìm.
Ho rin, &c.

A Righ chumhachdaich, fheartaich,
Ga bheil beachd air gach nì,
Cum air aghaidh an ceartas—
An lagh seachranach pill:
Faic luchd nam breid dàite,
Bhi gun dealt ann linn;
'S ma tha 'n eucoir na'n aigne,
Beum do shlat os an cinn.
Hi rin, &c.

'N uair a thainig thu Shasun,
'S tu rinn aiseag a bhreamais ;
Sheilbh chòir thoirt air eiginn,
O athair ceile thug bean duit.
Cha bi reul nan duilean,
Bha deanadh iul duit 'san aineol ;
Mar bha roimhe na tri righrean,
'N uair bha Iosa na leanabh.
Hi rin, &c.

Thug thu 'm follais an t-Slanui'ear,
Sgeula gràin do luchd teagasg ;
'S gur mòr am fà nàire,
'S an coig àithne a bhriseadh.
A nighean fhein, 's mac a pheathar,
'N aghaidh labhairt an Scriobtuir,
Mar bhreun ghearan 'sa chathair,
'S nach b'fhear-tighe da 'n sliochd e.
Hi rin, &c.

'S fior mhallaichte 'n lamhan,
Chum an *Spàin* anns an roinn ud ;
Seilbh chòir thoirt a dh' aindeoin,
Le mùtha malairt an t-slaiteir.

Ged' a stadadh an claidhe,
Gun bhuille chaithe ach na rinn e,
Biodh gach fuil 'g eigheach am flaitheas,
A d' dheigh a latha 's a dh' oiche.
Hi rin, &c.

'S mairg a chreideadh droch nuaidheachd,
Thig roimh amhuich a namhaid,
Chuireadh fùdar na ghreadan,
An grund' na h-eaglaise gnàthuicht ;
'S lionar lunn tha na teine,
'S a ghrund 'n do spealadh an grain-shop ;
Ach, chi sinn fhathasd sud diolta,
Mas' a fior a ta 'n fhàisinn.
Hi rin, &c.

'N uair chaidh *White Hall* losgadh,
Bu mhall do-choiseachd gun bhrògan ;
'S mi nach racha le pairti,
Air mhire, bhàthadh, na tòite.
Mas' a daoine rinn suas e,
B'fhaoin an cruadal, 's an seoltachd ;
Cha 'n eil mi gearan, mo thruaighe !
Ach a lughad 's a fhuair dhiu an ròstadh.
Hi rin, &c.

Cha tig ach rùcas a's cealgan,
O chruitibh cealgach an ràbuill ;
Cuiribh an t-abhaisoir a sheul ris—
Biodh Dia a's daoine ga aicheadh.
Cleas eud bean a chruiteir,
Fhuair a cursadh 'n sgà garaidh ;
Thog iad airsan mar ursgeul,
Gu 'n do mhurt e dhearbh bhrathair.
Hi rin, &c.

Gu 'm bu ghranda na sgeoil sin,
Thog na deomhain ga dhìbeirt !
'S nach b' urr iad ga dhearbha,
Ach mar bhuille searbh da 'n luchd mìruin ;
Gu 'n cuirte isein a chlamhain,
An nead clannach an fhirein ;
Mac muice a bhalaich,
Shalcha fàla nan righrean.
Hi rin, &c.

'S mairg righ a rinn cleamhnas,
Ri Dùitseach shantach gun trocair ;
Cha b'e 'n onair bu ghnàs da,
Ged' 's tu brathair-mathair an rògair.

Ged' a thug thu dha Mairi
  Air laimh, chum a pòsaidh,
Ghabh e t-oighreachd a tantoil
  Thar do cheann, a's thu d' bheo shlaint.
    Hi rin, &c.

Bha mac aig righ Daibhidh,
  'S bu deas aill air ceann sluaigh e,
Chaidh e 'n aghaidh athar,
  'S am fear nach math e da bhuaireadh;
'N uair a sgaoileadh am blàr sin,
  Thug Dia paigheadh na dhuais da;
'S o'n bu droch duine clainn e,
  Chroch a choill air a ghruaig e.
    Hi rin, &c.

Ach buaidh an droch sgeoil sin,
  Do Phrions Orains gun diadhachd,
Ged' a rachadh do bhàtha,
  Cha b' ionan bàs duit 'sa dh' iarruinn;
Ach na suilean bhi t-fhaicinn,
  Edar eacha ga d' stialla;
Dol a d' smaladh 's an adhar,
  Mar luaithe dhàigte ga criaradh.
    Hi rin, &c.

Sgrios gun iarmad, gun duilleach,
Cha 'n iarruin tuille am dhàn duibh;
Gun sliochd a dh' iathadh mu d' uilinn,
Do ghniomh broinne droch Mhairi;
Ged' a ghlacadh na theum e,
'S farsuin beul a mhic lamhaich;
A shean staoile bhi 'n cunnart,
Aig na rinn thu chruinneach a gràineig.
Hi rin, &c.

Ach seun gun tuisle air Mairi,
'S olc an làn tha na togsaid;
'N ar fhaicear laogh càraid,
Nuas gu lar as a poca.
Cha bhi 'n sean fhocail claoite,
Air neo 's claon theid a thogail;
Tha 'n dà shant 's an droch mhnaoi ud,
'S ann sa sùgradh no boban.
Hi rin, &c.

Ach na 'n tigeadh an righ sin,
'S a mhac dìleas air aidmheil,
Ged' a theireadh Prions Orains,
Nach h-i choir a bhi againn,

Cha bu mho orra Uilleam,
Air sraid Lunn'ain an Sasun,
'N ceann fhuadach deth mhuineal,
Na cluais cuilein an radain.
Hi rin, &c.

Prionns Orains a mhi-rath,
Mas' toil le Righ thoirt gu creide,
'S còir an duilleag so thiondadh,
Air a Bhan-righ nach creid e.
Ma shaoil am bithuntach sàntach
Na mhac-samhla ga ghoid sud;
Na a ruitheachd le lannan,
Air nighean *Seanalair Huitsein.*
Hi rin, &c.

B'fhearr gu 'm buaileadh e'n *staidse*,
Tus a *bhaidse* bu chòir dha,
'N'am bu tuiteam 'sa phlaigh dhuinn,
Mar fhuair Righ Phàra, 's a sheorsa;
Mar bha chomhairle bhreige,
Chuir Righ Seumas air fògradh;
Airis cleas nan droch righrean,
Leis an do dhìteadh *Rehoboam.*
Hi rin, &c.

Sgeula buan e do'n mhearcaid.
'S nach tog a mac a cuid oighreachd ;
'Sion dith cùram a ghabhail,
Mu'n dùinear cathair na soills' orr ;
Thoill i mallachd a h-athar,
O'n ghabh an t-aibhisoir greim dhi ;
'S olc an dùchas a lean ria,
Chuirt i seanathair na thraiteir.
Hi rin, &c.

'S math an toiseach ur seannsa,
Ma rinn am Frangach a thapa—
Ma ghlacadh leis *Monsai*,
Cha sgeul tumsgeul ach ceartas,
Bu mhath gu'm biodh an ad bhansa,
Air a tiondadh gu Sasun ;
Na gu faicte an cuntar,
Cho ghrad ri tionda nan cairtean.
Hi rin, &c.

Ach ma stad air an Diuc sin,
'S nach e a run tighin ni's fhaide ;
Leig e cadal do'n chìrein—
Stad a sgriob mar bu chleachd leis ;
Ma leig gach saighidear a ghleus deth :
'N uair tha leigheart mu'n chaisteal,

B'fhearr gu'm faicinn an coileach,
No, gu'n gaireadh e chaismeachd.
Hi rin, &c.

Mu tha e'n dàn dhuit teachd dhachaidh,
'S nàr dhuit t-fhaicin gun speurad;
Ged' a fhuair thu pairt leonaidh,
Ri àm fògraidh Righ Sheumais;
Ma tha thu cruaidh air an raipeir,
Seall air slachdan a ghleusaidh,
Leis an do spionadh mo sgròban,
Ma's fior Tomas an Rèumair.
Ho rin, &c.



## MOLADH CABAR FEIDH.

Leis a Bhard MAC MHATHAN.

Deoch slainte Chabair Feidh so,
Gur h-eibhinn 's gur h-aidhireach;
Ge fada o thir fein e,
Mhic Dhe cuir ga fhearan e.
Mo chrochadh a's mo cheusadh,
A's m' eide nar mhealadh mi,

Mar aite leam thu bhi 'g eiridh,
Le treun neart gach caraide.
Gur mise chunnaic sibh gu gunnach,
Ealamh, ullamh, acfuineach;
Ruith nan Rothach, 's math ur gnothuch,
Thug sibh sothadh maduin doibh;
Cha deachaidh Cataich air an tapa,
D'fhag an neart le eagal iad,
Ri faicinn ceann an fheidh ort,
'N uair dh' eirich do chabar ort.

B'e 'n t-amadan fear Fòluis,
'N uair thòisich e ri cogadh riut;
Reothaich agus Ròsaich,
Bu ghòrach na bodaich iad;
Frisealich, a's Grantaich,
Ann campa cha stadadh iad;
'S thug Ferbisich, na 'n teann ruith,
Gu sean tigh Chuileodair orr'.
Theich iad uile, a's cha d'fhuirich,
An treas duine bh' acasan;
An t-iarl Catach, ruith e dh' achaidh,
Cha do las a dhagachan.
Mac-Aoith nan creach, gu 'n thàr e as,
'S ann dheighe 'n t-each a b' aigeantaich,

Ri gabhail an ratreuta,
'N uair dh' eirich do chabar ort.

'S ann an sin bha 'n fuathas,
G' an ruagadh seach bealaichean ;
An deas dhuinn, a's an tuath dhuinn,
Gu luath ruith roi d' cheann eide.
Mar sgaoth a dh' eoin nam fuar bheann,
A's gruaim air a h-uile fear ;
A tearnadh o na sleibhtean,
Gu reilein, 's gu cladaichean.
Dh' eigh iad port, 's gu 'n d'fhuair iad coit,
'S bu bheag an teirt mur thachair dhoibh ;
Ciod e 'n droch rud rinn am brosnach,
Le 'n cuid mosg nach freagaradh ;
'S a liuthad toirtear an chinne Rosach,
Dol thar phlod thar chlaigeanan :
'S an ghabh iad an ratreuta,
'N uair dh' eirich do chabar ort.

Cha 'n eil mi fhein am dhùraehd,
'S e dhuisg as mo chodal mi ;
An Ti da 'n geill na duilean,
'S da 'n umhlaich na h-uile ni,
Gu'n greas e thu gu d' dhuthaich,

Gu h-uiseil 's gu h-urramach.
Gur tu nach leigeadh cùis,
Leis na du'ghaill nach buineadh dhuinn ;
'S tu bheireadh clotha do'n luchd gnothuich,
Gun f hios co e a throideadh riut.
Am fine Rothach chuir thu fothadh,
Ge mor leotha an gadarnas ;
Ga'n cur romhad le n' ruith choimhich—
'S am Baile-nodha na shradagan,
'S na lasair anns an speuran,
'N uair dh' eireadh do chabar ort.

Chunnaic mi 's taobh-tuath thu,
'S gu'm b'uachdaran allail thu.
Bha Cataich fo do churam,
'S dh'umlaich na Gallaich dhuit ;
'S gach ti bhi riut an diumba,
'S nach dùraicheadh sealla ort,
A faicinn bhi ga'n sgiursa
Gu duthaich nach buineadh dhuit.
Le gasraidh f hìnealt dheth do chinne,
Nach gabh giorrag eagalach ;
Luchd chlogaid, 's bhiodag, 's chorca drui-
meau,
Cha ph illeadh luchd bagair iad.

Thig feachd Mhic-Shimi gu do philleadh,
'S ruithidh iad gu saidealta;
'S gu teich iad o lathair t-eudain,
'N uair dh'eireas do chabar ort.

Th' am brochan ag toirt sàradh—
Tha 'n càl ag toirt at oirbh;
Ach 's beag is misde 'n t-armunn,
Ur sàth thoirt an nasgaidh dhuibh;
Ge mòr thug sibh a chaise,
Thar airinean Aisinne,
Cha 'n fhacas cuilm am Foluis,
Ge mor a bha do chearcan ann.
Caisteal biorach, nead na h-iolair,
Biodh na gillean gortach ann;
Cha'n fhaicear biora ann ri teinne,
Mar biodh dileag bhrochain ann;
Chaoidh cha'n fhaicear ac' a mhart fheoil,
Mar bi cearc am poit aca;
'S ga'n tionail air an deirce,
'N uair threigeas gach cosnadh iad.

Cha' n eil eun 's na speuran,
Is breine na'n iolaire;
Cha'n ionan idir beus di,
'S do d'fheidh bhios 's na firichean;

Biodh iadsan moch ag eiridh,
A feuchainn na biolaire;
'S biodh is' air sean each caoile,
A slaodadh a mhionaich as;
Chuir i spuir a stigh na churach,
A's thug i fuil a chlaiginn as.
An t-eun gun sonas 'g iarruidh donais,
Biodh na coin a sabaid ria;
'S breun an t-isein i air iteig,
Gun fhios cait an stadadh i;
Mas' olc a lean i h-àbhaist,
Cha b'fhearr far 'n chadail i.

Cha 'n eil eun 's an t-saoghal,
A d'fhaodar ria chosulachd;
Cha 'n ithear a cuid sìthne—
Rinn firinn a mallacha.
Ge d' tha ort iteag dhìreach,
Mar fhior shaighdean corranach,
'S ge d' thuirt iad riut am firein,
Tha iongan an donuis ort.
'S ioma buachaille air fuar chnoc,
Agus cuaille bat' aige,
Ni guidhe bhuan do bhuntain uath,
'S a bhuaileas o do thapa thu.

'N uair bheir thu ruaig air feadh nan uan,
'S a bhitheas buaireas acrais ort;
'N uair thachras cabar feidh ort,
Gum' feum thu bhi snasadh dha.

Tha cabar fearna Dhonuil,
Mar spors' anns an talamhs' ac',
Nach h-innseadh sibh dhomhs' e,
'S gum' b'eol domh a charachadh;
'S chuirinn fios gu h-eolach,
Gu Seoras an garaidhach,
Gur h-e Coinneach Acha-da-donuill,
Le lòn chum an t-anam ris.
Bhiast gun mheas, gun mhiadh, gun phiseach,
Riamh bu tric 's an talamhs' thu;
Dh'òl a's dh'ith thu trian do d' phiseach,
'S tu an t-isein amaideach;
Chuir na Reothaich thu air ghnothach,
'S tu an t-amhusg aineolach;
'S ge d' thug Clann Choinnich miadh ort,
Cha b'fhiach thu 'n treas earran deth.

Faire, faire, shaoghal!
Gur caochlaideach, carach, thu;
Chunnaic mise Siphort,
'N am pioba cruaidh, sgalanta;

Nach robh an Alb' a dh'aon shluagh,
Ge d' shìneadh Mac Cailein ris,
'N a chumadh riut 'sa eudan,
'N uair dh' eireadh do chabar ort.
Dh' eireadh leat an còir 's an ceart,
Le trian do neart gu bagarach,
Na bh' edar Aisint a's fa dheas,
Gu ruig Scalpa chraganach ;
Gach fear a glacadh gunna snaip,
Claidhe glas, no dagachan ;
Bu leat Sìr Donull Shleibhte,
'N uair dh' eireadh do chabar ort.

Dh' eireadh leat fir Mhuideirt,
'N uair ruisgte do bhrataichean,
Le 'n lannan daite du'-ghorm ;
Gu 'n ciuirte na marcaich leo ;
Mac Alastair, 's Mac Ionmhuin,
Le 'n cuilbheran acfuineach ;
'N uair rachadh iad 's an iorghuill,
Gu m' b' ioghna mur troideadh iad.
Biodh tu fhathasd gabhail aidhear,
Ann am Brathuinn bhaidealach ;
Biodh cinne t-athar ort a feitheadh,

Co bhrathadh bagradh ort;
Biodh fion ga chaitheadh feadh do thighe,
'S uisgebeatha feadanach;
'S gur lionar piob ga 'n gleusadh,
'N uair dh' eireas do chabar ort.



## DI-MOLADH CHABAIR FEIDH.

LE ALASTAIR MAC DHONUIL.

Gu bheil mi air mo bhoradh,
Le toghnadh na h-ealainich,
Bhi falbh air feadh an t-saoghail,
Mar ghaoth chruaidh 's i scalanta;
Ge d' eireadh Iarla Shiphort,
'S gach ni mar a ghealladh leis,
Tha fine anns an rioghachd,
A bheireadh cìs a dh'aindeoin deth.
Cha 'n eireadh leat fir Mhuideirt,
'S cha b'fhiu leo bhi 'n ceangal riut;
Gur mor tha bhrìgh do bheol sa,
Na chòradh ro lamhanach;
Ach, c'aite 'n d'fhuair thu dh'aodan,
Ge d' aontaich do theanga leat,

Na chruinnicheadh am pòr ud ?
Sàr bhòcain 'n uair chreanaicht' iad.

Cha 'n eireadh leat fir Shleibhte,
'S na 'n eireadh b'e 'm breamas e,
Le 'n aigne uasal, uaibhreach,
Gu tuaireap, 'n uair chreanaicht' iad ;
Le 'n oigre sgairteil, ghruamach,
Co luath ris an dealanaich ;
Gu sgoilteadh iad triath Shiphort,
An latha strì, no fionnachais.
Cha 'n fhaod mi sheachna, 's an dol seachad,
Gun a ghlacadh farasda,
Càil a mharcuis air sgà facail,
'S lagh ceart na mhearachd leis ;
Ag coimeas Shiphort ri neart rioghachd,
Ann an gniomh, no fearachais ;
Le ur leanabhuin bhuig gun eolas,
A's mòran dith ro aineolach.

Ach air leam fhein gur gòrach
A d'fhògradh Mac Ailein leibh ;
'S gur sgeul e chaidh o cho-strì,
Gur conspun oir aineol e.
Le a chinne lionar ladair,

'S iad dhasan co charantach;
'N am faiceadh sibh air blàr e,
Bu nàr dhuibh co-tharuin ris.
Ach, c'aite 'n cualas riamh ur cruadal,
Ged' tha sibh n'ar sluagh iomadai;
Le'r feachd tuathach, 's iad neo bhuadhar—
'S gainne cruadhas no giorrag leo:
Ged' tha sibh ladair, lionar làsdail,
Sibh gu sasta cilleineach;
'N taobh muigh do'n bhrataich Shàilich,
Gu'n d'fhag sibh air Sliabh an t-Sioram i.

Gun tighin air fine sonraicht',
Tha ioma seorsa bharrachd orra,
Thall 's a bhos 'san rioghachd,
Leis nach b'fhiu dol an coimeas riu;
Tha Tighearnan an taobh so,
Gu faodain dhol am barandas,
A nochda ruibh an aodain,
Ged' tha sibh daonach, fearunach.
Tha iad gu meargant, leargaidh, feargach,
Dana, gu garbh, guineideach,
Ri uchd naimhdean' n'am adbhansa,
Ceansgalach, cruaidh, curanta.
Iad mar dheann dubh ladair, neimhneach,

Sundach an càs fuileachais ;
Mar thoran eas le beantaibh,
Gu cluinte toirm ur gunnachan.

Ach cuiridh mis' thu 'n cuimhne,
A's cluinn mi le foighidin,
Na chuireadh thu 'san tuimhnich,
Ge bruidhneach, ro labhair thu ;
An cual thu la Uillt Eire,
Bu cheiteil cinne t-athar ann ?
Gu'n d'fhuair sibh ann d'fheuchainn,
O'n dream nach èuradh fhathasd sibh.
Ghabh sibh maoim an aird an t-sleibhe—
Bachd an f heidh cha ghabha sibh ;
Air bheag feum an càs Righ Thearlaich,
Lomlan oilt a's gealtrais ;
Ghuil na speuran, sgeith na reultan,
'G eigheach ruibh bhi athaiseach ;
'S an theab sibh ruith do'n Eiphid,
'N am bu talamh readh bu rathad duibh.

Ach leugh thus' eachdruidh Mhontròs,
Ma shaoil gur bòsd a th' agamsa ;
A's cinnidh tu an sin ni's eolaich,
Air seoladh a bhatailte ;

Mu'n d'thainig Morfhear Gordan,
Na duine choir na sabaide,
'S ann thug sibh slinean còla,
'S cha mhor a chaidh beo dhachaidh dhibh;
Theich iad uile—cha d'rinn fuireach,
An treas duine bh'acasan ;
Mur fhear da'n d'eirich le trom chreuchdan,
Dol fo ghleus na sabaide ;
As an deigh air feadh an t-sleibhe,
'S càch nan deigh nam baidealaich ;
'San thug iad dhibh buaidh larach,
'S rinn iad aobhar mhagaidh dhuibh.

Bha Frisealaich ga'r comhna,
A's ioma seorsa bharrachd orra ;
Bha Inbhernis gle dhomhail,
Le mor shluagh a ghearasdain ;
Ach 's aon cheithir chiad na'n ònar,
A bha fo ordu Alastair *
Thug briseadh as ur mor-shluagh;
'S bha ioma spolta salach ann. [dhuitse,
Ma ghlac thu 'n cuid seal, 's fheumail

* Alastair dubh Ghlinnegaraidh.

Bhi gu purpoil ceannardach ;
'S ma's fear gleus thu, 's fheird thu eideadh,
S ioma speic a bheanas duit ;
O'n 's pailt eucoir leat no reusan.
Tha do chreuchdan salach dheth—
Tha chùis ud air a chòdach,
O'n 's e 'm bòsd a chanadh leat.

Seinneir piob leinn, 's lionar pios duinn,
'S cuiremid sios gu tartarach ;
Air òl fiona 'n ainm an ti ud,
Dh' orduich pios nam brataichean ;
Cha dean priob a chur gu h-ìreachd,
An t-slainte rioghail againne ;
Ach togamid le foirm i,
Le stoirm a's le beachdalachd.
Deoch slainte an leomhain threin chalma,
Eug-samhuil spraicealach ;
Na 'n tigeadh do chinn fheonai,
Bu mheurach ur brataichean :
Cha b'fhiamhach sibh 'n ur campa,
Measg ghall feadh na machraichean ;
'S cha bu chabar stangach,
Gun taing bheireadh snasadh oirbh.

A shiol nan Collaibh treubhach,
Leis an eighte na batailtean ;
O'n thàrla dhuinn bhi 'n tabhairn,
Gun bhairlinn, gun teachdaireachd,
Gu 'n òlamid gu h-òrdail,
Gu mòrchuiseach, 's mealpara,
Deoch slainte an leomhain loinich,
Nach maoimeadh roi' 'n t-snapaireachd.
Tha iad gu h-oir-dhearg, geur bharr, coirili,
Teinti, foir-dhearg, lasaireach ;
'S iad mar stoirm air mhire chonfhaidh,
'S lainn nan dorn gu spealtaireachd ;
Le 'n geur cholg, a strachda bholg,
Gearradh cheann a's chorpana ;
Cha bu chabar feidh nan gleann,
A ruith na dheann bu choltach riu.

'S e 'n leomhan righ nan ainmhian,
Air ainmealachd, 's air urrantachd—
Air churrantachd, 's air chruadal—
Air uaisl' agus urramachd ;
Air dhuinealachd, 's air ghairgid,
'N àm feuma ro fhuileachdach ;
Gu cumpach, neartor, fuasgailt,
Gu luath chreuchdach fuileachdach.

'S math do shuaicheantas 's a bhrataich,
Dosgach, casgach, cumasgach ;
Gu 'n eireadh sgairtealachd 's gach neach,
Ri faicinn ceart do chularan ;
'N uair a dhearcadh tu gle cheart,
'S a bhiodh tu d' bheachd gu furachail ;
Gu 'n duisgte braise, gun bhonn taise,
Le barrachd spraic sa h-uile fear.

'S tur fhalluin gath an leomhain,
Ri stròin a chrainn bhaidealaich ;
Bu mhearsail, stàtoil, òrdail e,
An dorn an laoich aigeanaich ;
Air itealaich gu cruadal,
Dearg ruath air bharr lasarach,
Gu cuireadh e stoirm le sgeimhle—
Siubhal sìth fo ar casan sa.
Gach neach sundach sios 's an iorghuill,
Le'n cuilebheiran acfuineach ;
Fead na luaithe, 's gread nam faobhar,
Surd neo-chaomh ri stracaireachd,
Biodh lannan du-ghorm dol ga'n dubhlan—
Gearradh smuis a's aisnichean ; [h-àraich,
Biodh fanna-ghlaodh truagh air feadh na
'S gearan cràiteach acuineach.

Biodh gaoil as eanachain ann na sgiodar,
Le gliogartaich dhagaichean;
Cinn ga'n pronna, 's cuirp ga'n tolla,
Lainn ri ciogladh aisnichean;
Picean geura g'am bualadh,
Ri tarruin suas gu speachara;
Leis an aiteam bhi 'san fhuathas,
'S a riamh nach d'fhuara ceachara.
Na fir chomusach nach sonna,
Le fras a tolla phearsana!
A d'fhàs somalt air a choinne,
An àm bhi sonnadh chlaigeana;
Sheinneadh ponga air ùr chlar loma,
'S pioban pronna chaiseachdan;
Gu'n cuirte anail anns na mairbh,
A dhol gu fòirghleus gaisgealachd.

Tharuin thu le d' bhoilich,
Clainn Donuill ann an coimeas riut;
Mas' fear thu bhios ri oran,
Bi eolach mu 'n can thu e;
'N am faiceadh tu didonaich,
Am pòr ud 'n uair a tharuin iad,
Cha'n aithnichte duine beo dhiu,
Seach leomhan a's nathraichean.

DI MOLADH CHABAIR FEIDH.

An tùs an latha, bualadh chatha,
Ga 'n cratha gu rucasach,
Le treun lamhan, 's le geur chlaidhe,
Gearradh cheann a's chuiseanan :
Righ ! b'ait an t-aidhear bhi ga n' amharc,
Gach saoi 's gach flath ag tuiteam dhiu,
'S gach treun laoch co bras gu feum dhiu,
'S geur cheann an fheidh ga 'n cuideacha.

Ach mu dh'eighin ceann an fheidh,
Ghearr e leum, 's cha b'uilear dha,
'S ioma miol-chù bh' air a dheigh,
Le 'n ruith threun, 's le 'n gunnaireachd :
Ach theich esan cho ro ghleusda,
Mur bu bheus na h-uil uair dha ;
'S cha robh a thrupairan an Alba,
Bheireadh calg no fionnadh as,
Meirghe a chabair thar i as,
Gu n' tug i mach na buidealaich ;
Cha d' rinn i stad gus an d' rain i Peart,
Ruith gu bras an uidil ud ;
'S an thàr a h-*ainsein* i na achlais,
Mar gun' paisgte cuigeal leis ;
Cha robh bean Lot nam measg gu leir—
Suil na 'n deigh cha tugadh iad.

Gu 'n bhothair thu mo chluasan—
Tha t-fhuaim ann mar dhrumachan,
O'n thog thu do cheann cràcach,
Na 's airde na bhuineadh dhuit;
A's mearsa Earraghaidheil,
'S a thorc nimhe ri sgà a chularan;
Gu 'n sgoilte ceann an fheidh leis,
Da reubadh na churagan.
Ach 's beag bu chòir a d'fhear do chàil,
Bhi labhairt an càs batailte,
Gar am faiceadh tu do namhaid,
Ach air fàir, gu 'n gealta tu;
'S an thug ar càileachd anns a chàs ud,
Barr air ghearr nam machraichean;
Gum' foglina aon lasair fhùdair,
Chur sgeimhle dluth fo 'r casan sa.

Gum' bheil mi air mo gheisgeadh,
Le reicil am daimh chabaraich,
Gun fhios nach anns a bhuireadh,
Air thùs, thig do mhearan ort;
Ma theannas tu ri bùirich,
Ri ùnaich, no langanaich,
Rinn Dia dhiot creatair fiadhaich,
Ro fhiamhach gu caracha.

Dùin do bhili, 's gun tu d'fhili,
Tog do learan spaglaineach ;
Phocain ghiorraich thoir ort pilleadh,
Tha 'n torc nimhe bagradh ort ;
Tha saod millidh air do chinneach,
Mu 'n fhine ud a thachair riut ;
Gur mairg bheir cuil'gein as a spiolainn,
'N àm bhi sireadh sabaide.

Ach 's olc a bhageir thu cho ghòrach,
Air an leomhan againe ;
Creatair aigeanach, tha sonraicht',
Ri uchd gleois, 'n uair thachradh e ;
Lean buaidh larach anns gach càs leis,
Mar a b' àist, 's bu chleachda leis ;
Gu maoimeadh feadh na h-Alba,
Roimh charbad na 'n caiste air.
'S tric a theich roi' d' dheudach,
Na creutairan bu churaislich ;
Am pòr bu ghann do shealgairean,
A shealg anns na mulaichean.
'S an latha 'n t-Sioram-imhir,
A sgiurs thu na h-urrad diu ;
'S gu 'n thàr a steach do Shruileadh,
Am fuileach a d'fhuirich diu.

'N am faiceadh an damh Saileach,
Le bharr ard, 's le ghliogaidean ;
An cualan glas fo 'n arma,
Fir chearbach, nach misneachail ;
Cha saoileadh fear ri shealltain,
Gu robh foill no briseadh ann ;
'S an thàr e mach air as an t-sreud,
'S an ruaig gu teann ri easgaidian.
Biodh sibh fhathast mar nach aidhear,
Ann an taghaich eaglaisean ;
Le gaoir chatha, 's le ceann claidhe,
Cuir gu Brathain teicheadh oirbh.
Gheibh sibh doinean o Ghleannegaraidh,
O chaithream na deas laimhe,
'S o theanchar an leomhain bheucaich,
'S cabar feidh cha teasraig sibh.

## ORAN AIR BLAIR NA FOLAINDE,

### AM BLIADHNA 1799.

LE ALASTAIR MAC INMHUIN, ANN INBHER LOCHAI.

FONN—" Alastair dubh Ghlinnegaraidh."

AIR mios deireannach an fhoghair,
An dara la, gur math mo chuimne,
Ghluais na Breatunaich o'n fhaiche,
Dh'ionsuidh tachairt ris na naimhdean;
Thug Abercrombaidh taobh na mara
Dhiu len' canain, 's mi ga 'n cluintinn;
Bha fòirneadh aig Mùr gu daingean,
Cumail teine ris na naimhdean.

Thriall Abercrombaidh 's Mùr na feile,
Le 'n laoich euchdail chum a bhatailt;
Tharuin iad gu h-eolach, treubhach,
Luch na beurla ri uchd catha:
'N uair a dhluth na h-airm ri cheile,
Dhubhadh na speuran le 'n deathaich;
'S gur lionar fear a bha 's an eisdeachd,
Nach do ghluais leis fein an ath-oich.

D'fhag iad sinne mar a b'annsa,
  Fo cheannardachd Mhoirfhear Hundai,
An t-òg smiorail, fearail, naimhdeil,
  'N an tionnadh ain-neart ga 'r n-ionsuidh ;
Le bhrataichean siod a stranraich,
  Ri 'n cuid crann a damhs' le muisig ;
'S na fir a togairt chun nam Frangach,
  'S iad mo rùinse chlann nach diulta.

Bha 'n leomhan colgara gun ghealtachd,
  Le mhìle fear sgairteil la' ruinn ;
Am Camronach garg o'n Earrachd,
  Mar ursainn chatha 's na blàraibh ;
Dh'aontaich sinn mar aon sa bhatailt,
  Le faobhar lann sgaiteach stailinn ;
Cha bu ghniomh le 'r laoich gun taise,
  Fantail air an ais 's an lamhach.

Bhruchd na namhdean le 'n trom chàdaibh,
  Air muin chàich a bàrcadh teine ;
'N uair fhuair Sasunaich droch chàradh,
  Phill ìad o'n àraich n' ar coinneadh.
Ghlaodh Abercrombaidh ri chuid armuinn,
  Tairneadh na Gaidheil n' an coinneadh,
'S tiondaidh iad an ruaig mar b' àbhaist,
  An dream ardanach neo-fhoilieil.

Greasad air an aghairt 's an àraich,
  Ghluais na saighidearan nach pillte ;
Mar iolaire guineach, gun chaomhneas,
  Nach b'fhurasda chlàoidh le mì-mhodh.
Thug iad sgrios orra mar bhoillsge
  Dealanaich, ri oiche dilinn ;
Ri sior iomain romp 'n a naimhdean,
  'S neul fal' air roinn am pìcean.

'N uair a dh'iontrain a chonspuinn
  Moir'ear Gordan o uchd bualta ;
'S a chual iad gu'n robh e leòinte,
  Dh'ùraich iad le deoin an tuasaid ;
Mar mhaoim do thuil nam beann mòra,
  Brùcadh o na neoil mu'r guaillibh,
Lean iad an ruaig le cruaidh spòlta,
  Gu fuilteach, mor bhuilleach, gruamach.

Bha Camronaich an tùs a chatha,
  Air an losgadh mar an ciadna ;
Leonadh an Cean-feona sgairteil,
  Ri còraig bhatailteach a liath e ;
Gu sonraicht' coltach an dearcag,
  'S an fheoil nach taisicheadh fiamh i ;
Mu'n do chrom a ghrian fo chleoca taisgte,
  Phaigh sinn air an ais na fiachan.

Ged' bha na Rioghalaich o Albainn,
Na fir ainmeil, mheamnach, phrìseil,
Fada uainn ri uair a gharbh chath,
'S buaidh a b' ainm dhoibh ri uchd mhìltean ;
Ghreas iad air an aghaidh gar teanachadh,
'N uair a chual iad stoirm nam picean ;
Be 'n creach, luchd nam breacan balla-bhreac,
Bhi le lasair marbh nan sìneadh.

'N uair chuireadh am batailt seachad,
'S a dh'aireamh ar gaisgich threubhach,
Bha ioma treun-fhear 's an deacha,
Le meud am braise 'san streupaig,
Fuil a ruith air lotaibh frasach,
O luchd breacan an fheili,
'S i sior thaomadh leis na glacan—
'S truagh nach d'fheud ar gaisgich eiridh.

Tha na Frangaich math air teine,
Gus an teannar goirid uapa ;
'S an mar sin a loisg iad sinne,
Ri deich mionaidean na h-uaire ;
Ach, 'n uair a fhuair ar laoich gun tioma,
Dhol an àite buaille bhualadh,
Bha roimhe stailinne biorach,
Sàthadh guineideach mu'n tuairmeas.

Gu bi sin an tuairmeas smiorail,
  Chinnteach, amusach, gun dearmad;
Thug na leomhain bhorba nimheil,
  Bu cholgail sealla fo'n arma;
Ri sgiursadh naimhdean mar fhalusg,
  A's driuchdan fallais air gach calg dhiu;
'S bha na Frangaich brùcadh fala,
  Cul ri talamh anns a ghainmhich.

Mar neoil fhuilteach air an riasladh,
  Le gaoth a b'iargalta seideadh;
Ruith nam baidibh ceigeach, lia'-ghorm,
  An deigh an cliathadh as a cheile:
Chìte na naimhde gun riaghailt,
  Teiche gu dian o uchd streupa;
'S iad a leaghadh air am biala,
  Mar shneachd am fianuis na greine.

Ged' a phill sinn o ar duthaich,
  Cha do mhill sinn air cliu an cruadail;
Bha sinn gach la ga'n sgiursa,
  Mar chaoraibh aig cù ga'n ruagadh.
Dh'aindeoin an cuid sloigh gun chuntas,
  Tighin o'n Fhraing as ùr ga'r bualadh,
Bu leisg ar gaisgich gu tionda,
  'N uair chord an Diùc ri'n uaislean,

'Nis o'n chuir iad sinn do Shasun,
  Ghabhail ar cairtealan geamhrai,
Far am faigh sinn leann am pailteas;
  Ged' tha mac na praisich* gann oirn;
Olar leinn deoch-slainte Mharcuis—
  Ar gualla thaice 's ar Ceannard;
Tha sinn cho ulla 's a b'ait leis,
  Dhion a bhrataichean o ain-neart.

## CUMHA DO FHEAR CHILLE-MHOIRE.

LE ALASTAIR MAC-CALLUM, BHA 'SA MHORAIRNE.

D'FHALBH mi 'n dè gu sundach, sundach,
  Ghabhail cuntas Chille-Moire;
'S cha do chuimhnich mi air bàs
  An fhir gun sgà a chite soilleir:
'N uair a rainig mi 'n larach,
  'S an t'àite b'àbhaist dhuinn coinneadh,
Cha deacha mi steach do d' sheomar—
  Cha d' leig m'fheoil leam dol a d' shealladh.

---

* Whisky

Chunnaic mi gur bròn bu cheol doibh,
  Ghabh mi seol a's rinn mi tilleadh,
'S thug mi 'n sgriob ud do'n tigh òsda,
  Ghabhail orain do na gillean.
Gur am bheil mi pailt do storas,
  'S cridheil dh'olain cupal ghini,
Air chumhnant 's gu faicinn beo thu,
  Seach am bròn tha air do chinne.

Fear mor-rioghail, 's e do'n fhior-fhuil,
  'S mòr da'r dì thu 'n àm bhi togail
Feachd do dhucha, dh'aithnicht' air thùs thu,
  'S a chosna cliu, aig na fhuair thu shealla.
'S math thig còta, 's dag air òradh,
  'S breacan boidheach an cuaich loinneil;
Cha do chuir e uigh am botain,
  Fear garbh cònard, 's e gun choir air.

'S mor an iondrain as a dhuthaich,
  Am fear mor cliuteach d'fhàs gu maiseach ;
Dh'earbh thu chuis ud, 's cha bu chubair
  Bheireadh cuis dhiot, ri am glacaidh,
Bha thu sìmhalda ri maighidin,
  'S bha thu d' shaighidear ri uchd gaisge;
Cha bu chearbach thu fo d' armachd,
  'N àm bhi seanachas ri luchd chasag.

Nis o'n thainig feachd na truaighe,
'S olc a bhuaidh tha air ur cinneach;
'S tric an sgriob so o bheul uaighe,
Air ur n-uaislean, tha iad diombuan!
Bu cheannard tuath thu, 's dhaoine truagha,
Cho math 's a bha mu thuath do 'n linge;
An Ti thug uainn thu, cha bu chruaidh air,
Oighre buan a chur a t-ionad.

Mo thruaighe! do mhathair, 's fhad a lai,
Guidhe a bhàis a thighin ga sireadh;
Chaill i sùgradh, 's a ceol gàire,
Gu la bhràth cha dean e pilleadh;
Cuis a chraidh i, laogh a h-ara,
Bhiodh ga charadh aig na gillean!
An ciste dhionaich, fo bhrot sioda--
Beul na firinn—fear gun choire.

Mur biodh tu baidheil, iochdar, cairdeil,
Theireadh cach gu 'n robh sud coireach;
'S an fhuil uasal as an do ghluais thu,
'S ga m' bu dualchas a bhi soilleir.
'S mo is luath leam d'fhalaich uaigh thu,
Fhir bha suairce ri daoine eile;
Do cheile bhròin na bantraich òig,
'S i cumail seol air do chuid clainne.

B'fhiach dhith fhein sud, b'ùr a ceile,
  Ceann na ceille 's an robh an gliocas;
Bu ghualla threun thu ri uchd feuma,
  'S goirt an t-eug thug uainn anis thu;
O'n d'fhalbh bàta leat air saile,
  Tha i craiteach, 's biodh i 'm feasd ann;
Ga d' chuir air tìr an Leitir-Sinna,
  Far robh do dhuchas, 's b'ùr na fleasgaich.

Na fir ùra bha neo-sgathach,
  B'e ur n' àbhaist n' àm an fheasgair;
Gillean la' ruibh, aobhar ghàire,
  Greis air thailleasg ga chur seachad;
Sior òl fiona as na piosan,
  Aig fir ùr nam piob, 's nam bratach;
Do 'n fhuil uasal, rioghail, shuairce,
  Da m' bu dual bhi anns an Apuinn.

An saoghal breugach, cha 'n eil feum ann,
  'S mairg nach leughadh e le gliocas;
Ma bhios sibh steigheil, na tugadh geill da,
  Leigeadh leisean, 's na biodh meas deth.
Nì, no feudail, na gabh spèis deth,
  Ur coguis fein, na biodh ga 'r n'ithe;
Gluaisemìd o cheum gu ceum,
  'S ni e feum, ge d' threig e nis sinn.

## ORAN DO SHIR EACHUN MAC-'ILLEAIN.

LE MAIRERAD NI' LACHUIN, BAN-A-BHARD DO 'N CHINNE CHEUDNA, AM MUILE.

THI tha 'n cathair nam feartan,
Cum ceart agus còir ruinn,
'S cuir deagh sgeul chugainn dachaidh,
Air Sìr Eachun nan ròiseal.
'S ach mu chaidh thu as t-fhearuin,
'S tu bhi tamul air fògra;
Gur h-e sgeula mo sgaraidh,
Cach ag airis nach beo thu.

Shìr Eachuin nan luireach,
Na 'n long siubhlach, 's nam bratach,
'S nan cuirtinean riomhach,
Gum' bu lionar do ghaisgich;
'S a liuthad fear mor priosail,
Theid a sios ann a d' bhaiteal;
Bhiodh tu 'n toiseach fir Alba,
'S bu mhòr t-armailt rim' faicinn.

'S tu chraobh is airde anns an doire,
Th' ann an coille nan Gaidheal;

Agus conspunn gun ghiorrag,
Sgiath air uilinn Phrions' Tearlaich.
Bu tu iuchair an fhuasglaidh,
'N uair bu chruaidh, no bu chàs e;
Meud do ghliocas 's do cheille,
Bheireadh readh as gach càs thu.

'S tha thu d' dhalt aig a bhan-righin,
'S mor an gradh thug i fein duit!
Mar leine chneas aig a brathair,
'S mar aisne chnamhna nach treigeadh;
Chaill thu t-oighreachd a's t-fhearun,
'S thug thu thairis gu leir e,
Airson seasadh gu rioghail,
'S rinn do shinnsereachd fein sin.

Tha mo chean air an fhior-fhuil,
Og rioghail na h-ealtainn;
Agus cuilean an leomhain,
'S òg a d'fhoghlum thu gaisge:
Ursainn chath thu roimh mhìltean,
'N àm dhol sios ann am batailt';
'S b'urrainn shuidheacha blair thu,
Ge d' bhi càch ann an gealtachd.

Dh' aithnich latha Chuileodair,
  Gu 'm bu dosgach na Gaidheil,
'S gu robh thus' ann an Sasun,
  An deigh do ghlacadh le d' namhaid ;
Ach na 'm biodh tu aca,
  Mu 'n do chaisgeadh an àrach,
Cha racha fir Shasun
  Slan dhachaidh ga 'n àite.

Tha do chaistealan geala,
  A's do thallachan prìseil,
Far am biodh òl agus aidhear,
  Aig luchd a chaitheadh an fhiona.
O luchd nan adaichean dubha !
  Sgeul tha dubhach le m' intinn ;
'S truagh nach robh iad 's a Chaillich,
  Fo chaithrean a lionaidh.

Tha sèan duine ladair
  Gabhail tamh anns an rioghachd so ;
Tha e dionach na fhearun
  'S cha charaich an Righ e ;
Ged' a thigeadh fir Shasun,
  'N deigh an cartadh gu 'n inleachd,
Bheireadh esan doibh àite,
  'S cha bhiodh màl mar strì orr.

Tha ban-tighearn òg eile,
'N cois an eilein mu thuath oirn,
Gu bheil corr a's ciad bliana,
O nach d'iarrudh a gluasad;
Ged' a thigeadh Diùc Uilleam,
'S na tha chruinneacha sluaigh aig,
Bheireadh ise dhoibh dinneir,
'S cha bu dibhte i uaip e.

Seal mu 'n d' thainig Righ Raibeart,
Bha i socrach na h-àite;
Çha do thogadh riamh cìs di,
Na diol airson mòlaidh:
'N uair a dh'eireadh orr' corruich,
Righ! bu choimheach a gàire;
Chuireadh crith air na mìltean,
Ri linn dhol ga feuchainn.

Tha mo chridh air a thraghadh
Mar arcun a fhliucha;
No mar fhiadh air an fhàsach,
A ghearrte gach cuisle;
Gach aon nuaidheachd is cruaidh leinn,
Tighin co luath ri each trupa;

'S gu bheil cuid aca 'g radhain,
 Fà mo chraidh! nach tig thusa.

'S tha do mheasana guaille,
 'S do dhaoin uaisle le cheile;
'S tha do mhiol-choin gun fhuasgladh—
 Snaoim chruaidh air an fheile;
Iad a fulang gach muisig—
 Slat sgùirsaidh nam beistean;
'S iad a feitheadh na h-uaire,
 Gus am fuasgail thu fein orr.

Cha 'n e cumha nan caorachd,
 Tha mi caoineadh 's an earrach;
Ach ri iarguin nan daoine,
 Ris am faodain mo ghearan;
'S an diubh Ailein Mac Thearlaich—
 B'e mo chradh do chall fala,
'S i na ruith as gach taobh dhiot,
 Na chaorana meara,

Ormsa thainig an t-anrà,
 An tùs geamhrai na gaillinn!
Na h-eich ghorma agus dhubha,
 Ga 'r brutha, 's ga 'r pronnadh;
'S nach tug iad do dh' I thu,
 Mar ri sinnsireachd do shean'ar;

Far 'n robh fuil na'n seachd righrean,
  Do 'n fhior-uil bu ghloine.

'S an theireadh Clann Lachuin,
  Nach fanadh iad uaite,
Ge d' nach d' rinn iad sin aidmheil,
  'N àm t-fhaicinn 'sa chruadal ;
'S ann a leagadh an Caiptein,
  A bh' agad ri d' ghuallainn ;
'S gu 'n d'fhuirich thu aige,
  Gus an do threachailte uaigh dha.

'S mithich dhomsa bhi samhach—
  Sgur do dh' aireamh nan uaislean.
Tha mo dhochas an Criosda,
  Nach fior mar a chualas ;
Ach gu 'n tig Mac-'Illeain
  Nall fhathasd thar chuantain ;
'S gu 'n teid sinn na chodail,
  Gle dheonach 's an uair sin.

## CUMHA.

Cha bi 'n fhorm so 'san tìr,
D'fhag mi fhein fo mhulad.
Cha bi 'n, &c.

Ach a chuideachd ud shios,
Bhi gun fhiamh, gun chunnart.
Ach, &c.

'S gu 'n an namhaid ri 'n cul,
Gam' bi 'n cù no 'n gunna.
'S gu 'n, &c.

Iad gun eagal, gun leon,
Gur ro-mhath an còir air fuireach.
Iad, &c.

'N àile chunna mis' uair,
Bhiodh ur ruaig se fuileach,
'N àile, &c.

Mu 'n do leaga an lamh,
Air na braithrean uile.
Mu 'n, &c.

Gu bheile Ranal 's a chill,
Fo ghaoith nan uineag.
Gu bheil, &c.

Agus Aonas arìs,
Fo stiopul an uilean.
Agus, &c.

Gur a h-ioma la fuar,
Thug thu ruaig a nunn ud.
Gur, &c.

Mar ri d' chombanach còir,
Leis an òlte tunna.
Mar ri, &c.

Lamh a leaga an uird,
Leis am bruthaite muineil.
Lamh, &c.

Dol an fhrì am biodh an t-sealg,
Gum' b'arm dhuit gunna.
Dol, &c.

Leat a leagte 'n damh dearg,
Agus earb a mhonaidh.
Leat, &c.

Biodh bein dhonna fo cheilg,
Fo ghairm do chuilein.
Biodh, &c.

'S gur a h-ioma fuil àrd.
Th' air a càradh umad.
'S gur, &c.

'S i cho ghlan ris an fhion,
Ged' a lionte tunna.
'S i cho, &c.

'S i gun ghaise, gun fhòt,
Ma 's fior glòir Mhic Mhuirich.
'S i gun, &c.

Cairdeas Cholla bho 'n chrich thu,
'S in 's do righ choig-ulla.
Cairdeas, &c.

Gur a car thu Chonn-ceud,
'S do 'n fhear a dh'eug an uraigh.
Gur, &c.

## RAGHAL AGUS CARISTINE.

TOGADH agus gluaisemid,
Mar an dubhairt Raghal;
'S na deanamid lua'-bheirt,
Mar an dubhairt Raghal.
An obair sin bu dual duinn,
Mar an dubhairt Raghal;
An acarsaid a bhualadh,
Mar an dubhairt Raghal.

'S doigh leam gu bu mhagadh e,
Arsa Caristìne,
Gu rachainse do 'n leabai leat,
Arsa Caristìne;
Mu 'n tige Mac-an-Naba oirn,
Arsa Caristìne,
Thoirt ùr-sgartadh na maidne oirn,
Arsa Caristìne.

Chunna mise roimhe so thu,
Mar an dubhairt Raghal;

'S na 'n cuirinnse mu d' chomhair e,
  Mar an dubhairt Raghal,
Gu deanadh mid ar gnothuichean,
  Mar an dubhairt Raghal ;
A's chuireadh mid as a cho-usgradh e,
  Mar an dubhairt Raghal.

Cuir do sgiath, 's do chlaidhe ort,
  Arsa Caristìne—
Cuir do bho bholg saighead ort,
  Arsa Caristìne—
Cuir do bhreacan dathun ort,
  Arsa Caristìne—
Mas' àill leat mise luidhe leat,
  Arsa Caristìne.

Ha ! chaile thatarach !
  Mar an dubhairt Raghal,
An d' thain thu anns an staid sin orm ?
  Mar an dubhairt Raghal ;
Cha d' rinn thu clò, no breacan domh,
  Mar an dubhairt Raghal ;
'S gu b'fhearr dhomh fhein nach fhaicinn thu,
  Mar an dubhairt Raghal.

Rinn mi breacan 's an robh dathun duit,
  Arsa Caristìne ;

Bha 'n dearg a bha lasail ann,
Arsa Caristìne;
Bha 'n t-uaine nach bu mhi-thaitne ann,
Arsa Caristìne;
'S am buidhe bha 's an fhasan ann,
Arsa Caristìne.

Rinn thu odhar cuirti e,
Mar an dubhairt Raghal;
A's dhògh thu leis an lasair e,
Mar an dubhairt Raghal;
Chosg mi mo thrì puind shasnach ris,
Mar an dubhairt Raghal;
'S gu b'fhearr leam fhein nach fhaicinn e,
Mar an dubhairt Raghal.

Rinn mi tana, dlù e,
Arsa Caristìne—
Rinn mi leathun, rumail e,
Arsa Caristìne;
D'fhoghnadh e do Dhughall,
Arsa Caristìne;
'S e uachdaran na ducha e,
Arsa Caristìne.

Losgadh ort, a chubaich !
  Mar an dubhairt Raghal,
A choimeas-e ri Dughall,
  Mar an dubhairt Raghal.
'S e uachdaran na dùch' e,
  Mar an dubhairt Raghal ;
'S cha b'fhiach leis bhi ga ghiulan,
  Mar an dubhairt Raghal.

A Raghail duibh nan criomagan,
  Arsa Caristìne,
Dubh losgadh do chridhe chugad !
  Arsa Caristìne ;
Ciod a chur a thighin thu,
  Arsa Caristìne,
Chur mi-thlachd mnai mo chinnich orm ?
  Arsa Caristìne.

'N am b'oighre air Lochfine mi,
  Mar an dubhairt Raghal,
Bhi gaill a paigheadh cìse dhomh,
  Mar an dubhairt Raghal ;
Bu mhoide mo phrìs e,
  Mar an dubhairt Raghal ;
'S cha b'fhiach leam Caristìne,
  Mar an dubhairt Raghal.

Ge d' b'oighre air Cuil-a-phocain thu,
  Arsa Caristìne,
Cha bhithinse fo d' ochanaich,
  Arsa Caristìne.
B'fhearr leam dol a chosna,
  Arsa Caristìne,
Mar d'thigeadh e gu dochair domh,
  Arsa Caristìne.

'N am b'oighre air Loch-odha mi,
  Mar an dubhairt Raghal,
Bhiodh caoraich agus gabhair agam,
  Mar an dubhairt Raghal—
Bhiodh tigh mor a's adhal agam,
  Mar an dubhairt Raghal;
A's ghabhainn bean a roghain ort,
  Mar an dubhairt Raghal.

Am fad is beo, no 's mairean thu,
  Arsa Caristìne,
Cha dlighear dhuit am fearun sin,
  Arsa Caristìne;
'S a choir a bh' aig Mac Cailein air,
  Arsa Caristìne.

Fiu, fiu, b'olc an airidh air thu,
Arsa Caristìne.

A chaile dhubh a mhi-allin,
Mar an dubhairt Raghal,
Cha d' rug thu mac no 'nighean domh,
Mar an dubhairt Raghal;
'S na 'm beireadh gu bu mhithich e,
Mar an dubhairt Raghal;
'S an bhrist mi fhein mo chridhe riut,
Mar an dubhairt Raghal.

Lamh t-athair, a's do shean-athair e,
Arsa Caristìne;
Na 'n deanadh tu gu fearail e,
Arsa Caristìne,
Gu beirimse gu barail e,
Arsa Caristìne,
Neo chaillin fhein an t-anam ris,
Arsa Caristìne.

An losgadh ort uachaid !
Mar an dubhairt Raghal;
Cha leannan duin uasail thu,
Mar an dubhairt Raghal.
Ach 's nighean do 'n cheard ruath thu,
Mar an dubhairt Raghal;

Bu mhath am fear dhuit tuathanach,
Mar an dubhairt Raghal.

Cha d' chuimhnich mi innseadh dhuit,
Arsa Caristìne ;
'S bana-charaid do 'n Righ mi,
Arsa Caristìne—
Do Mhac Cailein nam pios mi,
Arsa Caristìne ;
'S piuthar-athair Ghillecriosd mi,
Arsa Caristìne.

An losgadh ort a ghurasglaich!
Mar an dubhairt Raghal ;
Cha 'n fhacadh mi do d' chruinnealas,
Mar an dubhairt Raghal.
Ach mheud 's a ni thu thuire dhomh,
Mar an dubhairt Raghal,
'S tu bana-charaid na h-uile fir,
Mar an dubhairt Raghal.

Fear fann, gun bhi treasail thu,
Arsa Caristìne—
Fear ruathar nan geadag thu,
Arsa Caristìne.

'N àm thighin an fheasgair oirn,
  Arsa Caristìne—
Fear thomhas nam peiceag thu,
  Arsa Caristìne.

Chuir mi chun na h-àiri thu,
  Mar an dubhairt Raghal,
A dheanadh ìm a's caise dhomh,
  Mar an dubhairt Raghal ;
'S an mhill thu mo chuid àil orm,
  Mar an dubhairt Raghal,
'S tu mireag ris na paisdean,
  Mar an dubhairt Raghal.

Shaoil mi gu robh ulaidh agam,
  Arsa Caristìne ;
'N uair fhuair mi ann am chuili thu,
  Arsa Caristìne ;
Mo mhuthai fhein na ghurach agad,
  Arsa Caristìne,
'S do chròg gu ruig an uilinn ann,
  Arsa Caristìne.

## ORAN DO FHIADH.

LE DOMHULL MAC AONAIS, ANN AN GLEANNALLADAIL.

GUR binn an fhuaimrich a dhuisg am shuain mi,
D'fhag m'intinn luaineach, nach dual domh tamh,
Am fear is uallaiche a dh'eireas cruachan ,
'S a choill so suas uainn le nualraich ard ;
Bha mi ga d' iadhladh feadh fraoich a's fiaraich,
Air feadh nan giagan, 's mo bhial ri làr,
'N uair chur mi suas gu'n tug i fuaim aisd—
Bha esan buailte le luaithe ghearr.

D'fhalbh mi 's an anmoch a shiubhal garbhlaich,
Bha eagal ormsa roi stoirm an fhraoich ;
'S e mac na deirge thug claismeachd gharbh dhomh,
E fhein 's a leanaban, 's iad taobh ri taobh.
Chaidh mi gu h-eolach an aodun stròine—
Bha curam mor agam roibh a ghaoith ;
'N uair thug e suil orm, gu 'n tug e chul rium,
'S gu tug mi ionsuidh air anns a chaol.

Air thùs na maidne d'fhalbh mi air astar,
D'fhios na leaba an do ghabh e tamh ;
Thug esan aisde, bha fear na beirte,
Mu chul a chas gus na ghabh e snamh.
Na daoine cearta, 'so thill air 'n aise e,
Bha 'n gniomh sin taitneach le neach no dha ;
'S ann d'ruim a chaolais, a rinn e caochla,
Gu robh mi caoineadh 's be m'aobhar e.

Ni mi 'n fhirinn, 's i 's còir dhomh innseadh,
Gu 'n chaochail m'intinn, a's m'fhuil, a's m'fheoil ;
Mi air mo chiosucha, 'n ard, 's an iosal,
Ma ghalla mhiol-choin air eill am dhorn.
Tha mi gun bhàta, gun saor ga caradh—
Gun bhuille shnamha aig duine am chòir ;
'S e clann na graisge a chur am shàs mi ;
Mur bhi Clainn Phàil, bha mi 'n faillin mhòr.

Chunnacas bàta, agus ditheas ladair,
D'fhios an àite an robh e gun chàil ;
Bha Mac an t-Saoir, 's an *dotair* sgaomach—
Bha mise glaodhach, "Cuir taod na chràic."
Bha 'n cluasan dùinte, cha chual iad durd deth,
Gus an do thùch orm le glaodhaich ard ;

Bha sibh ga shlaodadh le spionna ghoirdean,
'S cha robh e eutrom, 'n uair fhuair e 'm bàs.

'S ann air a chladach bha coltas tabaid ;
'N am biodh ann bata bha claigeann gearrt' ;
Rug fear le grada air iarun straide,
Gur fear na h-aide a spada blà.
Thuirt mise, Stad ort, a's cum air 'n ais i,
Na dean a spadadh, 's gun t-aobhar dha ;
Mo chuidse steach, agus cuir a mach e,
Theirig dhachaidh, a's gabh gu tamh.

Ge d' fhuair sibh marbh e, air uachdar fairge,
Cha biodh ur n-armachd a rinn an gniomh ;
A liuthad carbad a phronna gu meanbh e,
Nach tugadh calg a's mu 'n am so 'n dè ;
A liuthad sgornan an robh meall mor dheth,
'S a bha deonach a leigeadh sios :
Nach d'thugadh dhomhsa a ghlaine bhronach,
As' tigh osda, ge d' bhiodh orm miann.

C'àite 'n cualadh tu riamh, no 'm facadh,
Bu bhoidhiche dreach leat, no mac an fheidh ;
Le bhian dearg dàite, le bharr, le chabar,
Le fhalbhan faiteach, ann glaic leis fein ;

A chluas ri claismeachd, a shuil ri faicinn,
A cheann, 's a chasan, cho ghrad gu leum.
Tha robh e 'n Albainn do dhuine talmhai,
Na chumadh falbh riut mu 'n àm so 'n dè.

Cha robh stròineag an taobh so Mhorair,
Nach robh thu eolach a nunn 's a nall;
Ceann Loch Beoireid, an t-àite sonraichte,
An robh do sheorsa, agus moran diu.
An Slios garbh sin, an t-àite falachaidh,
Am bithidh an earba, 's a mheanbh choill dhlu,
Bhiodh damh na cròice, am bun gach stròine,
'S cha 'n fhaighite còir air le shròin 's le shuil.

Bu bhinn leat gluasad amach air uairibh,
A dh' ionnsuidh an fhuarain, fo chluais a chuirn—
Dh' ionnsuidh an fhuarain is boidhiche snuadha,
Biodh am biolair uain ann nuas o'n ghrund.
Bu bhinn le d' namhaid a bhi ceart lamh riut,
'S bhi gabhail fà fo amh a shul;
'S ma ni e t-fhaicinn, mu 'n teid thu d' fhaicill,
Go boil le d' chraiceann ga stada tu.

'S iomadh àite anns an robh do lathaireach,
An àm na damhair 's an raithe d'fhalbh;

Toirt a lathair nan aighean dàra,
'S a cuir fàilt orra faili balbh.
A bhuidhean àluin, gheal cheireach chra-dhearg,
Da m' bu ghnàs a bhith an carna garbh ;
Ge moch a dh' eirinn 's a mhaduin cheitein,
Bu ghrad a leumadh an treud air falbh.



## ORAN AIR DOICHEAL.

DO FHEAR THAINIG OICHE ANMOCH DO THIGH 'S NACH D' RINNEADH A BHEATHA

OICHE dhomh 's mi muladach,
Feadh mhonadhain, a's ard ;
'N am tearna gu baile dhomh,
'S mo bharantas gu tamh ;
Ghabh mi le falbh athaiseach,
Gu tighean Lurga-ghrain ;
Cha bu toiseach fialachd dhomh,
Bhi trial gu tigh Dunaird.

Bheannaich mi gu h-ùrbhuilteach
Do 'n mhnaoi bu durgaidh gnàs ;
Thuirt i le garbh chomhartaich,
Mi ghabhail romham trà—

Gu 'n robh an tigh osda an taca rium,
Gu tapai mi dhol ann ;
Air neo mi d'fhulang fhracanaich
Do 'n bhata bha na laimh.

Shuidh mi, 's dh' eisd mi bhàlinn sin,
Ge d' bha mi 'n àite teann ;
Gach ni bha i 'g radhain,
Bhi ga aireamh sios gu cheann.
'S ioma sàr dhuin uasal,
Tha ga chuaradh ann am fang ;
'S Lurga-ghràin gun characha,
'S an fhearun gun bhi gann.

Cha b'ann an tigh an t-sàr bhiataich,
A bha nic-Phairc na tamh ;
Tè do shliochd an rabhartaich,
Gur beag do chàs do 'm chaint.
Tha thu do nighean fhagalaich,
Nach faic ach Pharas gann !
'S beag ioghna tu ga m' shàrucha,
'S gur h-i nic-Phairc a bh' ann.

Cia mar thig an Iudhanach,
A dhiult domh cuid do 'n trà,
Nach d'fhiadhaich far an urlar mi,
'S mi 'm chruban air an làr.

'S droch uair thug thu 'n cubadh ort,
A nunn a dh' ionsuidh a chlair;
Thug thu tanna nighin an Stiuartaich,
Nach cuir iad diu gu bràth.

Mollachd aig an astail,
'N robh chruisleach ghlas na tamh;
Chailleach chiar-dhubh, chaiteanach,
Gun uaisle gleachd ri gnàs.
'S coltach ris a phlacamair,
An dath a bh' ort a phlaigh!
Thug Domhull bòcan fhaic sinn duit,
A rag-chailleach nan spàg.

'N am bithinns' ann am uachdaran,
Bu luath dhuit mi bhi ann,
Chuirinn fothad fuadach,
Chaile chusbach, chuagach, cham:
Bheirinn fhein duit aiseag,
Nunn air bàrc an Fhraing;
Gun do bheo thighin dachaidh,
Ach am bàs ga d' ghlacadh thall.

## ORAN DO LOCHIAL A THA LATHAIR.

LE GILLEASPUIG DONULLACH, AM BARD UISTEACH.

AIR FONN—" Tweedside."

O THAINIG mi dhuthaich Lochial,
Cha robh iad rium spiocach, no bochd ;
Fhuair mi uil' iad na 'n comunn gun ghiomh,
Làn fialachd, gun chrìne, gun sprochd.
Muintir ghasda dha 'n dùchas deagh ainm—
Buidheann shealbhach fui 'n arm air gach cnoc ;
Bha sud ann an dùchas dhuibh riamh,
'S mor cliuiteach am blian' air chean stoc.

Dhomhuill òig, o na fhuair thu do chòir,
Lean um biuthas bu chòir, a's cha 'n olc ;
Bi gu furanach, farasda, foill,
Ris na daoine nach deonaich do lochd ;
Ni eiridh gu d' chuideacha suas,
Na 'm faiceadh iad tuasaid teachd ort ;
Rachadh ulla gu rusgadh nan lann,
'S iad chaisgeadh a namhaid le toirt.

'S tu 'n gasan tha eireachdail ard,
'S tu macant, gun ardan, gun mhot,
'S tu 'n curai gun ghaise, gun fhiamh,
'S tu 'n gallan d'fhàs sgiamhach le toirt;
Gu deas, dìreach, o d' mhullach gu d' bhonn,
'S deagh spiorad neo-throm ann ad' chorp—
Aghaidh shoilleir, tha seirc ann ad' ghnuis,
Suil smiorail an diunlaoich fui d' roisg.

Aghaidh shuilbhear, is taitniche snuaidh—
Aghaidh fhlathail neo ghruamach, nach tais—
Aghaidh smachdail, am bheil buirb agus cruadhas,
Mu nithear do ghluasad gu brais;
Tha sìmhald', lan iochd, agus truaghais;
Tha thu miosail air sluagh anns gach staid—
Sàr cheannard nan gaisgeach bheir buaidh,
Thog thu suas iad gu cruadal gle mhoch.

Sàr cheannard, 's an duitsa bu dual,
Bhi gu fuasgailteach, cruadalach, glic;
Fhir a ghineadh, 's a bhuaineadh o'n dream,
Fhuair urram 's na streupan gu tric;
Buidheann fhuilteach nach geilleadh 's an strì—
Buidheann chunbhalach, inleachdach, chlis—

Buidheann aigeantach, lughor, gun fhoill—
Buidheann uaibhreach, le sgoinn a ghleidh meas.

Cha 'n e fochan an fhòlaich an sonn,
Ach an t-abul d'fhàs trom anns an lios,
Dh' aindeoin doineana faoilich, no màirt,
Cha chrion i, cha searg a's bhris;
'S ann a bhios i fo dhuilleach a ghnà,
'S i cintinn gu h-ard le mor theas;
Fui sgàile biodh fasga a's blàs,
Aig gach geug bhios ag arach deagh mheas.

Cha chraobh mhosgain, no chrionaich a th' ann,
Ach an cuileann, 's gach àm bhios gorm;
Cha ghas sneachda, no gliobaid an crann,
No flìchne, no geamhradh, no stoirm.
Slat do 'n fhior-'uil dha 'n dligheach bhi ann,
'S a thainig gun ghanntar le foirm;
Cha bhi Camronaich tuille gun cheann,
'S an a philleas an campar gu toirm.

Cha 'n ioghna leam idir an uaill,
An deighs' na fhuair iad do chruadhas, a's do chlaoidh,
Ri iarguin nan gaisgeach bha uath,
B'fhearr alla, a's luadh anns an t-saoghal.

'N uair bha iad air fògradh 's air chall,
'S an cuid fearain 's an àm sin da 'n dì;
Gus an d'thaing reach rioghail an àidh,
Chuir dhachaidh gach armunn da thìr.

'N uair theid Ach-na-caraidh air doigh,
'S a ni Donull ann comhnuidh le sìth,
Thig cleachdan a shinnsireachd beo,
'S freagradh creagan na mointich do 'n phiob.
Biodh toil intinn aig d' uaislean a's spors,
Theid mi ghean air fogradh a's sgios;
Biodh fudar ga losga gu leoir,
'S daimh chròic air an leonadh 's an fhrì.

Gu meal thu nis d'fhearan a's d' inbhe,
Gach urram, gach brìgh, agus àdh,
'S do phôsadh ri maighidean dheas, ghrinn,
Dha 'm bi maise lè aoidh, agus gradh—
Dha 'm bi gliocas le fiosrach a's ceill—
Dha 'm bi cairdean bhios treun an deagh ainm—
Dha 'm bi urram gach subhailc, a's beus,
Dha 'm bi fòlum le ceutaidh gun mheang.

Leat a dh' eireas do chinne nach gann,
Gach meanglan gu ceannsgalach, cruaidh,

'N uair a thogar do bhratach ri crann,
  Chithear darach 's an am ga chuir suas ;
Biodh gach treun-fhear,'s gach fuiribi gun mheang,
  Gu tartrach, neo-fhann, dol nan gluasad ;
Neul frioghail ro ghuineach na 'n deann,
  Grad tharruing nan lann as an truaill.

Thig Gleann-Ibheis an Stuirt, a's a cheo,
  Thig Calldaird ga stroiceadh le fhuirt ;
Thig an teaghlach dha 'm buineadh an t-Sròn,
  Ni iad reubadh a's leonadh air chuirp.
Leitir Fhiunlai, 's Loch airceag gu dian,
  Gleann laoigh nach eil fiamhach 's an troid ;
Thig Ceann loch Lochaidh, Lochial,
  'S thig o Shuaineard gun ghiomh chugad cùs.

'S iomad caraid a th' agad mu 'n cuairt,
  A deas, a's a tuath, thig gu d' fheachd ;
'S leat na Caimbuilaich cinnteach gu leoir,
  Teaghlach farumach, crodha, am bheil neart.
Loch nan Eala dhuit dileas gu leoir,
  Tha do cheangal ri 'n cleibh, 's biodh iad leat ;
'S am Barr a breac cha dibair thu beo,
  Biodh e seasach an cònuidh le neart.

Bha Clann Donuill co aontach dhuit riamh,
'S ann a d' chomunn a dh' iarudh iad stad,
'S gach làraich, 'n àm tagraidh, no strì,
Bhiodh an claidhe gu dileas cur leat ;
'S gach aon tha dhe Stiuartaich beo,
Biodh iadsan gu deonach na d' thaic ;
Cha 'n eil fine feadh Alba bheil buaidh,
Nach eil Camronaich fuaighte riu beachd.

Tha do chairdeas ri iomada dream,
Nach eol domh 's an am thoirt a steach ;
Ge d' bu mhiann leam do leantuin 's an rann,
Tha 'm fhiosracha gann air do neart.
Le sin ni mi t-fhagail 's an àm,
Ann an urram, an gradh; a's am meas,
Le guidhe deagh chliu, agus slaint,
Bhi ga d' leantuin mar chairdean am feasd.

## DAN.

Le EACHAN MAC LEOID, a bha ann an Uist a Chinne-deas.

Moch maduin Cheitein ri ceo,
'N àm do 'n ghrein togail o neul,
Chunnaic mi sealla 's a bheinn,
'S eibheinn ri eisdeachd mo sgeul.

Bha dearsa le teas a cur smùid
A bruachan molach fraoich ;
'S bha dealra nan gathanan blà,
Cuir sgeimh air cuirnibh nam braon.

Bha dealt ag drùcadh gu grinn,
'N àm sgapadh do dhubhach o cheo,
Na paidirean air an fheur,
Mar leug fu sgeimh an òir.

Bha maghanan mìlteach feoir,
Bu mheilbhiagaich, dhìthanich, blà,
Air gach taobh dhe 'n uisge Chluaith,
Bu luath mu thuath a ruith balbh.

DAN.

Bha neonan a's sobhrach gu dlù,
Cneamh agus biolair ag fàs,
Air àileanaibh, aimh-readh, a's lòin,
Far am bu lionaire ros geal a's dearg.

Bu cheolar, ceileireach, eoin,
Air ghrianainibh eireachdail ard,
Ag freagradh a cheile gu grinn—
Cha'n fhaighte an cuirt righ ni b'fhearr.

Chunnaic mi'n uaigneas leis fein,
Ag eisdeachd ri torghan nan eun,
Air leam, de'n chruthachd bheo,
An aon duin òg a b'aille sgeimh.

O nach robh do fhearaibh chaich,
Ach esan a's mi fein 'sa ghleann,
Smuainich mi gu'n gabhain sgeul,
Co e fein ? no 'm faighinn de caint.

Thainig e gu tosdach, mall,
Gu foighidneach, foisdineach, ciuin ;
Labhair e fosgaradh, readh,
A ghabhail sgeil a thainig thu ?

Mas' math leat naidheachd a thoirt uainn,
Gu maithean Albain gu leir,

Amhairc gu geur fada uait,
'S chi thu na sloigh na'n làn fheirg.

Chunnaic mi'n fhairge mar choill,
Le crannaibh loingeis, làn ard,
Le brataichean, onasach, ùr—
Air leam gur b'ann as an Spainn.

Chunnaic mi cabhlach ro-mhor,
Gu gaireach, gabhail gu tìr,
Bu luchdar, làn aithiseach iad,
Suaicheantas Francach 'n ann crainn.

Thainig na sloigh sin gu tìr,
'S cha b'uaigneach an gluasad o thraigh.
Bha lamhach nan Eanan, 's am fuaim,
A gluasad air chrith nam beann ard,

Chualadh coileach, 's e gairm,
S e bualadh a sgiathan gu cruaidh;
A's thuirt an duine math sin rium,
Nach cluinn thu Coileach a'n Airde-tuath.

Chunnaic mi tighin air thùs,
Stiuartaich, cinneadh an righ,
Na'm bocainean gioraig 's an leirg,
Dhearg an airm le fuil 'san strì.

DAN.

Thainig Clainn Donuill nan deigh,
  Mar chonaibh con-àidh, gun bhiadh,
Nam beuraichean, guineach, geur,
  Ann an guaillibh a cheile gu gniomh.

B'àluin, dealbhach, am breid sròil,
  Air a cheangal ri crann caol,
An robh caisdeal, bradan, a's long,
  Lamh dhearg, iolair, a's craobh.

Bha fraoch osceann sin gu h-ard,
  Ceangailt an barr a chrainn chaoil,
Bha sin ann, a's leomhan dearg,
  'S cha b'àite tearmaid a chraos.

Tharruinge na sloigh air Sliabh Fibhe,
  An coinneadh ri cath a chur;
Fhuair iad brosnucha fior mhear,
  Thug eiridh le buirbe na'm fuil.

Chlannaibh Mìlidh mosgailibh—
  Is somalta cian ur cadal—
Teannaibh ri dioladh Chuilodair—
  Dh'at na fiachan so fada.

Gu aigneach, ain-sgianach,
  Gu an-athach, namhadach,

Gu mion-chuimhneach, dioltach,
Gu gruamach, fiata, an-trocaireach.

Gun tearmann, gun mhathanas,
Gun ath-thruaghas, gun bhuigeachas,
Gun imnidh, gun eagal,
Gun umhail, gun fhaicill,

Gun fhiamh, gun an-mhisnich,
Gun churam, gun ghealtachd,
Gun taise, gun fhaiteachas,
Gun saidealtachd, gun uamhann,

Gun eisimail, gun umhlachd,
Gun athadh do namhaid ;
Ach a gabhal roimhaibh thoirt iuir,
Ag coisneadh na cath-laraich.

Chunnaic mi air leth o chach,
Tri leomhain a b'arsuine craois—
Thug iad tri sgairtean co ard,
'S gu'n sgain creagan aig meud an glaodh.

Bha leomhan diu sin air chreig ghuirm,
Dh'am b'ainm Ian Muideartach òg,
O'n Chaisdeal Tioram, 's o Bhorgh,
Do shliochd nan Callaidh bu bhorb colg.

Thog sean leomhan luath a cheann,
'S a chas rioghail an Dun-tuilm,
Dh' am bu shean eireachdas riamh
Buaidh nan sliabh an càs a Chrùin.

Thainig an treas leomhan diu
O'n choill, 's o gharaidh nam-bàrc,
A's dh'orduich iad pairt dhe 'n cuid sluaigh
Dhol a thiolaca nam marbh.

'S ann an sin a thagh iad oifigich an-diadhai, an-tròcaireach, an-aobhach, an-athach, an-iochdar. Agus thagh iad cuideachd de-bhorb, bhrothach bhodach, dh' am b' airm chosanta spaidean, agus sluasaidean, gu tiolacadh nam marbh, agus gu glanadh na h-araich:—

Aonas amharra a Eigneig, Calum crosda a Grùluinn, Eoghan iargalta a Crasabhaig, Dughall balach a Gallabaidh, Nial cangarradh a Raimisgearaidh, agus Donull durrgha a Geras.

Chunnaic mi 'n gleann soilleir uam,
An robh eireachdas thar gach gleann;
B' airde cheileirich, cheolar, fuaim,
Glaodhaich nan cuach os a chionn.

Theid fargradh feadh Bhreatuìn gu leir;
Eiridh gu feachd fir gu leoir;
Chi sibh na Gaeil a triall
Le rioghalachd mar bu chòir.

## *ORAN*

## DO 'N CHATH BHUIDHEANN DHONULLAICH,

'N UAIR BHA IAD DOL DO AMERICA.

LUINNEAG.

Bithibh eutrom, 's togaibh fonn,
Eireadh ur cridhe 'n ur com,
Dioladh a ghloine gu bonn,
Air slainte nan sonn flathasach.

'S IAD na Gaidheil a fhuair an cliu,
Riamh o'n chaidh iad a nunn;
Aca bha buinig gach cuis,
Rinn iad turn gun amharus.

Mhuintir dh' an suaicheantas fraoch,
'S iad na gaisgich nach eil faoin;
'S mairg a thachradh air na laoich,
'N uair bhitheadh caonnag-chath orra.

'N uair a theid sibh sios do 'n bhlàr,
Le feili, 's le h-osan gearr;
Bonaid bhreac an casadh ard,
Cha 'n fhaod ur namhaid amharc ruibh.

Sud na gaisgich is fearr gleus,
Anns a chorag ni iad feum;
'S ioma fear a dh' innseas sgeul,
Gur treun air cùl claidhe iad.

'S iad sud a bhuidheann gun uaill,
D'fhas gu beothail, laidir, luath;
'N uair a bheir sibh arm a truaill,
Gu 'n gearrar smuais, a's cnaimhean leibh.

Tha ur claidhean guineach, geur,
Mar ealtuin gu sgaiteach beur;
'S ann leo ghearrar am beum,
Cha 'n eirich fear a luidheas leis.

Bha sibh luath lamhach 's an strì,
'N uair a ghluaiste sibh le spìd,
Rinn sibh buanach anns gach tìr,
Gu 'n togte cìs gach latha leibh.

'S lionar uasal, aluinn, òg,
D'fhalbh, 's a ghluais do 'n chinne mhor;
'S ge nach tig iad uile beo,
Bu mhor an rath chatha bh' ac.

Tha sibh sìmhald' ann an tlachd,
Tha sibh aoidheil, tha sibh ceart,

Tha sibh rioghail, tha sibh pailt,
An cruadhas, an neart, an spraicealachd.

Tha sibh socrach, tha sibh luath,
Tha sibh iochdar, gun ghruaim,
Tha sibh curanta, cruaidh,
Tha sibh duaismhor, foighidneach.

O fhuair sibh aodach a's airm—
O fhuair sibh le onair gairm,
Na leigibh le h-aon diu meirg,
Ach deanaibh seirbhis mathasach.



## MARBHRANN DO D'FHEAR NA COMRAICH.

Le MAIRI, Nighean Alastair Ruaidh.

Tha mise air leaghadh le bròn,
O'n la dh' eug thu 's nach beo,
Mu 'n fhiuran fhoighidneach, chòir,
Uasal, aidhireach, òg,
'S uaisle shuidheadh mu bhòrd,
Mo chreach! t-fhaighin gun treoir eiridh.

'S tu 'n laoch gun laigse, gun leon,
Macan min-geal, gun sgleo,
Fearail, finealta, an t-òg,
De shliochd nam fear mòr,
D' am bu dual a bhi còir,
'S gu 'm b'fhiu faiteal do bheoil eisdeachd.

'S tu chlainn na h'irein a b'fhearr,
Glan an fhreumh as an d'fhàs,
Cairdeas righ anns gach ball,
Bha sud sgriobt leat am boinn,
Fui laimh duine gun mheang,
Ach thu lionta do dh' ardan euchdach.

Ruairi aigeantaich aird,
O Chomraich ghreonaich an àidh,
Mhic an fhir bu mhor gàir ;
Nan lann guineach, cruaidh, garg,
Ort cha d'fhuaradh riamh cearb,
Iar-ogha Uilleam nan long breid-gheal.

Fhuair mi m' ailleagan ùr,
'S e gun smal air, gun smùr ;
Bu bhreac mìn dearg do ghnuis,
Bu ghorm laoghach do shuil,

Bu ghlan sliasaid, a's glun,
Bu deas daingean a lùb ghleust thu.

A lùb adhoil nan buadh,
'S mairg a thàrladh ort uair,
Mu ghlaic Iolaidh so shuas,
Air each crodhanta luath,
Namhaid romhad na ruaig,
Air dhoibh buille, cha b' uair cìs e.

Ach fhir is curanta lamh,
Thug gach duine gu cradh,
'S truagh nach d'fhuirich thu slan,
Ri uair cumaisg, no blair,
Thoirt tilleadh as do namh,
Bu leat urram an la cheudaich.

Bu tu 'n sgoilear gun diobradh,
Meur bu ghrinne gu scriobha ;
Uasal, foighidneach, cinnteach,
Bu leat lagh an tigh scriobhaidh,
'S tu nach mùchadh an fhirinn ;
Sgeul mo chreiche! so shil do chreuchdan.

Stad air m'àidhear an dè,
D'fhalbh mo mharcanta fein,
Chuir mi 'n ciste nan teud,

Dhiult an gobhan dhomh gleus,
Dh' altruich sud orm 's gach leighe,
'S chaidh m' onair, 's mo righ, dh' eug thu.

Thuit a chraobh às a barr,
Rois an graine gu làr,
Lot thu 'n cinne, a's chraidh,
Air an robh thu mar bharr,
Ga 'n dionadh gach la,
'S mo chreach! bhuinig am bàs treun ort.

'N àm suidheadh na d' sheomar,
Chaidh do bhuidheann an ordu;
Cha b' ann mu aidhear do phosaidh,
Le nighean Iarla Chlainn Donuill,
A's do dheigh mar bu choir dhi; [leine.
'S an chaidh do thasgaidh, 's an t-srol fui d'

Ach, gur mise tha bochd truagh,
Fiamh gal air mo ghruaidh!
'S gort an gradan a fhuair
Marcach deas nan each luath.
Sàr cheannard ar sluagh,
Mo chreach! t-fhagail ri uair m'fheime.

Ach fhuair mi m' ailleagan òg,
Mar nach b'àbhaist, gun cheol,

Saor ri caradh do bhord,
Mnai ri spionadh an fheoir,
Fir gun tailisg, gun cheol,
Gur bochd fullang mo sgeoil eisdeachd.

'N uair a thionail an sluagh,
'S ann bha 'n tiom-sgaradh cruaidh,
Mar ghàir sheillean am bruaich,
An deigh na meala thoirt uath ;
'S ann bha 'n deireadh bochd truagh,
'S iad mu cheannas an t-sluaigh threubhaich.

## *ORAN.*

LEIS A CHIARAN MHABACH,

AIR DHA BHI UAIR AN DUNEIDEAN AIG LEIGHICHEAN, A LEIGHEAS A CHOISE FHUAIR DOCHAN.

GE socrach mo leaba, b' annsa cadal air fraoch,
Ann an lagan beag uaigneach, a's bad do 'n luachair ri m' thaobh ;
'N uair dh' eirinn 's a mhaduin, bhi siubhal ghlac-anan caol,
'N a bhi triall chum na h-Abaid, 'g eisdeachd glagraich nan saor.

ORAN.

Soil leam càradh na frìdhe, 's mi bhi 'n Lìte nan long,
Edar ceann Saileis Siphoirt, a's rutha Ghrianaig nan tonn,
Agus Uiginis riathach, an tric an d' iar mi 'n damh donn,
'S a bhi triall chum nam bodach, dha' m bu chos-nadh cas-chrom.

Cha 'n eil agam cù gleusda, cha 'n eil feum agam dha,
Cha suidh mi air bachda, am monadh fada o chach;
Cha leig mi mo ghaothar, chaidh faothaid an tuim-bhain,
'S cha sgaoil mi mo luaithe, an Gleann Ruatham gu bràth.

B' iad mo ghradh 'sa a ghraigh uallach, thogadh suas ris an aird,
Dh' itheadh biolair an fhuarain, 's air am bu shuarachan càl;
'S mise fein nach tug fuath dhuibh, ge d' b'fhuar a mios Maigh;
'S tric a d'fhuilling mi cruadal, a's mòran fuachd, air ur sgàth.

ORAN.

B'e mo ghradh sa 'm fear buidhe, nach suidhe mu 'n bhord,
Nach iarrudh ri cheannach pint leanna no beoir;
Uisgebeatha math dubhailt, cha b'fhiu leat ri òl,
B'fhearr leat biolair an fhuarain, a's uisge luain-each an lòin.

Bi mo ghradh sa bhean uasal, dh' a nach d'fhuaras riamh lochd,
Nach iarrudh mar chluasaig, ach fior ghuallain nan cnoc,
'S nach fuiligeadh an t-sradag a lasadh ri corp;
Och! a Mhuire, mo chruai'-chàs nach d'fhuair mi thu nochd.

Bean a b' aigeantaich ceile, 'n àm eiridh ri drùic,
Cha 'n fhaigheadh tu beud da, 's cha bu leir leis ach thu;
Sibh an glacaibh a cheile, am fior aodan nan stùc,
'S an àm eiridh na greine, bu ghlan leirsinn do shùl.

'N uair a thigeadh am foghar, bu mhian leam gleadhar do chleibh,
Dol a ghabhail a chrònain, air a mhointich bhuig reidh—

Dol an coinneadh do leannain, bu ghille fiamain a's ceir,
Gur h-i ri eilid bu bhoidhiche, 's bu bhrisge còmhaire ceum.



## CUMHA DO ROB RUADH MAC GHILLEBHRA, FEAR SRATH-GHLAS, A THUIT AN CUILODAIR.

Le Bhean Fein.

Och! a Thearlaich òig Stiuairt,
'S e do chuis rinn mo leire,
Thug thu uam gach ni bh' agam,
Ann an cogadh na d' aobhar;
Cha chrobh, a's cha chairdean,
Rinn mo chradh—ach mo cheile;
O'n la d'fhag e mi 'm aonar,
Gun sian 's an t-saoghal ach leine.
Mo rùn geal òg.

Co nis thogas an claidhe,
Na ni chathair a lionadh?
'S gann gur h-e tha air m' aire,
O nach maireann mo chiad ghradh.

Ach ciamar gheibhinn o m' nadur,
A bhi 'g aicheadh na 's miann leam?
A's mo thògra co ladair,
Thoirt gu àite mo righ math.
Mo rùn geal òg.

Bu tu 'm fear slinneanach leathan,
Bu chaoile meadhon, 's bu dealbhaich;
Cha bu taillear gun eolas,
Dheanadh còta math gearr dhuit;
No dheanadh dhuit triuthas,
Gun bhi cumhann no gann duit.
Mar gheala bhradan do chosan,
Le d' ghearr osan mu d' chalpa.
Mo rùn geal òg,

Bu tu 'm fear mor bu mhath cuma,
O d' mhullach gu d' bhrogan;
Bha do shlios mar an eala,
'S blas na meal air do phògan—
T'fholt dualach, donn, lurach,
Mu d' do mhuineal an ordu;
'S e gu cam-lubach, cuimeir,
'S gach aon toirt urram d' a bhoichid.
Mo rùn geal òg.

Bu tu iasgar na h-abhuin,
'S tric a thaghaich thu fein i;
Agus sealgair a mhonaidh,
Bhi do ghunn air dheagh ghleusa.
Bu bhinn leam tathun do chuilein,
Bheireadh fuil air mac eilde;
As do laimh bu mhor m' earbsa,
Gur tric a mharbh thu le cheil iad.
Mo rùn geal òg.

Bu tu pòitear na dìbhe,
'N àm suidhe 's tigh òsda;
Co b'e dh'oladh, 's tu phaigheadh,
Ge d' thuiteadh cach mu na bordaibh.
Bhi air mhisg cha b'e b'fhiu leat,
A's cha d' ionnsuidh thu òg e;
'S cha d' iar thu riamh mutha,
Air chul do mhna posda.
Mo rùn geal òg,

Bha mi greis ann am barail,
Gu bu mhaireann mo cheile,
'S gu tigeadh tu dhachaidh,
Le aidhear, 's le faoilteachd;

Ach tha 'n t-àm air dol thairis,
'S cha 'n fhaic mi fear t-eugais;
'S gus an cuir iad mi 's talamh,
Cha dealaich do ghaol rium.
Mo rùn geal òg.

Och, a's och! gur mi bochdag,
'S mi lan osnaich an còmhnuidh,
Chaill mi duil ri thu thighin,
Thuit mo chridhe gu dortadh;
Cha tog fiodhal, no clarsach,
Piob, no taileasg, no ceol mi;
Nis o'n chuir iad thu 'n tasgaidh,
Cha duisg caidre dhaoine òg mi.
Mo rùn geal òg.

Gur mise th' air mo sgaradh,
'S ge do chanam, cha bhreug e,
'S ioma tè bha na bantraich,
Nach d'fhuair samhlu de m' cheile;
Fear do cheile, 's do thuigse,
Cha robh furas ri fhaotain;
'S cha do sheas an Cuilodair,
Fear do choltais—bu treine.
Mo rùn geal òg.

'S ioma ban-tighearna phrìsail,
Le 'n sioda, 's le 'n sroltaibh,
Da 'n robh mis' am chuis fharmaid,
Cheann gu tairgeadh tu pòg dhomh ;
Ged' a bhithinn cho sealbhar,
'S gu 'm bu leam airgiod Hanobhair,
Bheirinn cnac anns na h-aitheantan,
'N an cumadh cach uam do phògan.
Mo rùn geal òg.

'S ioma bean a tha brònach,
Edar Troternis, a's Sleibhte,
Agus tè tha na bantraich,
Nach d'fhuair samhlu de 'm cheile.
Bha mise làn sòlais,
Fhad 's bu bheo sinn le cheile ;
Ach a nis, o'n a d'fhalbh thu,
Cha chuis fharmaid mi fein doibh.
Mo rùn geal òg.

## CORAG BHRAIN A'S A CHOIN DUIBH.

Air bhith dhuinn la 'sa bheinn sheilg,
B'ainmic leinn bhi gun choin,
Ag eisdeachd ri gàirich ian,
Ri buirich fhiadh, agus lòn.

Rinn sinn àr ann gun cheilg,
Le 'r 'conaibh, 's le 'r n-armaibh nimh ;
Thainig sinn g' ar teach tra nòin,
Gu subhach, ceolar, le gean.

An oiche sin dhuinn an tigh Fhinn,
Ochoin ! bu ghrinn ann ar cor,
Ri dhuinn a bhi sgatha theud,
Ri caitheadh eun, fhiadh, a's lòn.

Moch eiridh rinn Fionnair ath-la,
Mu 'n d'thainig grian air a bhruth,
A's chunnaic teachdair an leirg,
Fear cochaill dheirg a's choin duibh.

Mar so bha a shnuadh :
Bha dhà ghruaidh air dhreach nan subh,

Bu ghile na canach a chneas,
Ge d' tharla da fholt a bhi dubh.

Thainig thugain gu mor chìadh,
An gille grinn so bha mar shoin ;
Air urla cha luidhe sgà,
Aig iarruidh air cach corag chon.

Leig sinn h-uige an tùs a bhlair,
Gach greigh a b'fhearr a bha n' ar mùr,
An cù dubh bu gharg a ghreis,
Mharbhadh leis caogad cù.

An sin labhair Fionn,
Is i so an iarghuil nach lag ;
Thiondaidh e chul ris an an t-sluagh,
A's thug buille le gruaim do Bhran.

Dh'amhairc air Bran buadhach,
A's b'ioghna leis e ga bhualadh ;
An lamh sin leis an do bhual mi Bran,
Is truagh o'n ghuallain nach do sgar.

An sin chrath Bran an t-slabhraidh òir,
A meaѕg an t-sloigh bu mhor a sgal ;
Las a dha shuil ann a cheann,
A's dh' eirich greann air gu cath.

" Buinibh an iall o mo chù gun dàil,
Bu mhath a stà gus an diugh;
A's faicimid sgainneirt ghlan,
Edar Bran a's an cù dubh."

Is math an cumadh bh' air mo chù sa,
Bha alt lughaidh fad o cheann—
Meadhon leathan, leabhar chliabh,
Uileann fhiar, agus spuir cham.

Casan buidhe bha aig Bran,
Da thaobh dhubh, agus tàr geal,
Druim uaine mu 'n suidhe sealg,
Cluasan corrach, cro dhearg.

Leig iad na coin sròn ri sròn,
Measg an t-sloigh dhoirt iad fuil;
Be sin an deothaidh ladair, gharg,
Mu 'n d'fhagadh leis marbh an cù dubh.

Shaoil mi nach robh anns an Fheinn,
(Ars' Ebhinn Oisean o Stolb nan con)
Aon chù, air meud a threubhachd,
A bheireadh creuchd air For.

Is mur bhiodh gach seol, agus car,
Bha aig Bran, a's ro mheud a luigh,

Cha robh cù mu 'n dùineadh iall,
A d'fhagadh e siar n' ur dùn.

Is ioma gruagach fhionn-gheal donn,
Is guirme suile, a's orbhuidh folt,
Tha an duthaich Mhic Righ Torc,
Bheireadh biadh do m' chù sa nochd.

Thiolaic am fior laoch fial,
An leabai chaoil chriadh a chù ;
A's thiolaiceadh leis an Fhiann,
'S an dùn siar ud caogad cù.

Chaidh sinn le mac Cumhail nan corn òir,
A dh'iomairt, 's a dhol do 'n tùr ;
A Righ, b'aoibhinn, a's bu làn ar teach,
Ge d' nach eil neach dhiubh 's a mhùr.

## CUMHA SHIR IAIN CHAMROIN,

### AN FEASAIFHEARN.

### Le DONULL CAMRON.

Air Fonn—" Martuin a Bhealaich."

Anns a mhaduin 'n uair dhuisg mi,
  Thainig nuadheachd as ùr as an Fhraing,
A chuir m' intinn fo thùrsa,
  A's shil gu frasach mo shuilean gu làr,
Mu na curaidhean ainmeil,
  Maithibh Albain, a thuit anns an strì ;
B' ann diu sud Coirneal Camron,
  Fà mo bhròin anns an àm bhi ga chaoidh.

'S beag a bhàis ruinn do chaoimhneas,
  Rinn thu 'n tràsa ar claoidheadh gu mòr ;
C'uim nach nach fagadh tu lathair,
  An dream a bhitheadh ro àdhor do 'n t-slògh?
'S goirt an sgriob fhuair ar cinne,
  O thoiseach na h-iomairt a bh' ann ;
'S daor a cheannuicheadh gach buaidh leinn,
  Chaidh a chosnadh air uachdran na Fraing.

A Shir Iain nam bratach,
'S cian 's is fada chaidh d' alla, 's do chliu;
'S iomadh àit am bheil ainm ort,
'S mor an onair do dh' Albainn so thu.
Mar sud a's do 'n rioghachd,
So Breatun 's a criochaibh gu leir;
C'àit' an robh e measg Ghael,
Aon cheannard thug barr ort fein?

Gur a truagh tha do bhraithrean,
Agus d'athair, 's do chairdean gu leir,
Le mulad a's dòrainn,
Caitheadh chulaidhean broin as do dheigh;
Luidh bròn orra a's mi-ghean,
Nach dealaich a chaoi riu fein,
O'n a thaisgeadh 'san uir thu,
Fhir bu taitniche giulan a's beus.

'N uair a leagadh sa bhlar thu,
'S iomadh aon bha ga'n cràdh as do dheigh.
Thug Diuc Uillington cliu ort,
Ann an litrichean duinte le cèir;
Rinn do bhàs air trom dhrughadh
Ann an àm da bhi d'iondraichinn uaith.

Bha do dhaoine ga d' acuin,
'S tric a threoirich thu mach iad gu buaidh.

'S tric a choisinn do dhaoine
Buaidh-larach an caonnaig nan lann;
Bhiodh piob fhonn ar nan dosan,
'S i r' an cluais a toirt mosglaidh da'n càil;
Bu trom chreuchdach am buillibh,
Leis a *bheigealaid* ghuineach roinn-gheur:
'S mairg da'n nochda iad bratach,
Ann an coi-strì na fala 's nam beum.

A Righ! be sud an cath èiti,
Anns an d'fhuair thu do chreuchda gu bas!
Gaoir chath aig na mìltibh, [chraidh;
'S iad nan dian-ruith gu gniomh a mhòr-
Dhoirt na Frangaich le uamhas,
Air an adhart—b'ard fuaim an cuid arm;
Mar thuinn ri tìr a sior bhualadh, [traigh.
'N uair bhios ard ghaoth g'am fuadach gu

Mar bheir creagan nan garbh-chrioch,
Coinneadh gailbheach do aintheas nan tonn,
Ge d' dh'eireas tuinn ris an ailbheinn,
Cha charraich an stoirm i o bonn:

Sud mar sheasa mic Alba,
Duineil, daingean, mar dhearbt' asda riamh;
Gach aon fhear dhiu gu feargach,
Sior chogadh le'n armaibh gu dian.

Ach co 's urradh leor sgeula
Thoirt air gairge 's air dèinid a bhlair;
Chog gach aon fhear do'n t-sluadh, mar
Gu'm biodh tionda na buaidh air a laimh:
Thachair stailin ri stailin—
Airm shoillear a dearsa 's gach lamh—
Na fir uile 'n deagh ordu,
Air an tarruing an ordu gu blar.

B' iomadh sgrios a rinn luaithe,
B' iomadh cănan mor fhuaimneach a's sleagh,
B' iomad claidhe geur liomhta,
Bha ri milleadh a's dìth air am feadh;
Eich a's daoine sior chòrag,
'S iad a tuiteam mar chòla;
An speur air dùnadh le deathaich,
'S luaithe dhruighteach ri caithe a's claoidh.

B' iomadh fuil bha ga dortadh—
B' iomadh acuin trom brònach 's an fhaich,

Aig fir chogaidh 's iad leointe,
'S dui-neoil bàis ag sior dhorchadh an rasg.
'S iomadh tè chaill a ceile,
Agus mathair na dheigh sud gun mhac,
Le ro mheud an leir sgrios,
'S le co fuileachdach geur sa bha 'n cath.

Faic an Coirnealair cliuiteach,
'S e na meadhon gu h-ionsuichte, seolt,
A dioladh bàis le gheur chlaidhe,
'S a toirt ordui'-an rathail do 'n t-slògh—
Air each cruitheach, mear, srianach,
'S tu gu 'n sealladh gu geur ort mu 'n cuairt.
Mac samhuil Fionn righ na Feinne,
Chaidh ur naimhdean gu leir chuir gu ruaig.

Thuit an treun laoch, mar chaisteal
A ni tearnadh le neart an teas blàir;
No mar chrann do 'n chruaidh dharach,
A ni chuairt ghaoth a leagadh gu làr.
Dh' iadh sgàil a bhàis mu d' shuilibh,
'S ghrad tharruing e mùthadh mu d' shnuadh.
Och, a's ochoin! mo dhìbhail,
Chaoidh cha 'n eirich am bìni, 's cha ghluais.

Chaoidh cha soillsich do chlaidhe
 Ann ad laimh, ann an cathan nan ceud;
Cha be sud an lann dhiomhain,
 Rinn thu ghiulan neo-ghniomach ri d' thaobh.
Ach claidhe froiseach, trom, nimhneach,
 Lainnreach, lasarach, inealta, geur,
Leis an deanadh tu ciorram
 Air do naimhdean ga 'n ioman gu eug.

Chaoidh cha till thu gu d' dhuthaich
 Le aidhear a's sund, mar do ghna;
Tha 'm Fasafearna gu tùrsach,
 O nach faicear do ghnuis ann gu brath.
Do luchd ducha fui smuairean,
 Le mulad a's gruaim gach aon la;
O'n chaill iad duil ri thu thighin,
 'S beag an aird air bhi cridheil an tràs.

Cuid de d'fhasan, 'n uair thàrladh
 Duit tighin dachaidh gu d' àite air sgriob,
A bhi siubhal nam fasach,
 Leis a ghunna nach b'fhailneach gu gniomh
'S tric a leag thu damh ceir-gheal,
 'S boc bior-chluasach, leumnach nan stùc;

Le eifeachd do luaithe,
 'S tric a d'fhagadh fuil ruadh air an drùic.

Bha thu cairdeach do 'n ghaisgeach,
 Sìr Eoghan nam bratach 's nam piob,
A thug barrachd air mòran,
 Ann an gaisge, 's an deagh bheus ri linn.
Rinn an dùchas riut leanailt—
 Bu tu 'n fiuran gun ghaiseadh, gun ghiomh ;
'S òg a dhearbh thu do thapa,
 'S rinn thu seasadh gun snasadh gu crich.

Pearsa dheas ameasg sluaigh thu,
 Fear do choltais cha duail da bhi tric ;
A's bha t-intinn da reir sin, [glic.
 Tuigseach, subhailceach, deagh bheusach,
Trian do d' mhaitheas cha 'n inns' mi ;
 Ach tha do chliu fui mhor iomra 's gach àit,
Gu ma maireann do chuimhne,
 Gu neo-bhasor 's gach linn thig gu bràth.

## CHMHA DO CHAIPTEIN EOGHAN CAMRON,

### CHUILCHEANA,

A MHARBHADH 'S A BHLIANA 1810, AIG ALMEIDA, AM PORTUGAL.

LE DONULL CAMRON.

Chi mi dubhach an tràs thu;
Ciod so mulad a chraidh thu?
Feuch an airis thu pairt de d' chuid bhroin.
Feuch, &c.

Thainig fios oirn 's an uair so,
As na campaibh thar chuantaibh,
A rinn mo chridhse ghluasad gu mor.
A rinn, &c.

Mu dheighinn an armuin,
A chaidh thairis air saile,
As nach till e gu brath a thoirt sgeoil.
As nach, &c.

'N uair thainig sgeula do bhàis oirn,
Bha na ceudan gu craiteach,
A sior thuireadh 's a fasgadh an dorn.
A sior, &c.

Tha do phiuthar gu deurach,
'S tha do *bhrathair fo eislein;
'S tric osnaich an cleibh mar ri 'n deoir.
'S tric, &c.

Thriall an cairde gu 'n uaighibh,
Eug a's claidhe g' an gluasad,
Biodh an spreidh air an tuama 'g ith feoir.
Biodh, &c.

Gur e nuaidheachd a fhuair iad,
As na campaibh 's an uair so,
A dh'ath-ùraich an truaighe ro mhòr.
A dh'ath-ùraich, &c.

'S beag an t-ioghna dhoibh fein sud,
B' ùr an gallan a threig iad,
Fear mor, maiseach, deas, treubhach, glan, òg
Fear, &c.

'S math thigeadh an càradh
Ort còta riomhach do 'n sgarlaid;
Air do ghuaille bhi laistinean òir.
Air, &c.

* Sir John Cameron, Lieut.-Colonel of the 9th Regiment of Foot.

Pearsa ghasda, dheas, dhealbhach,
Mar am bradan do chalpa,
Troigh shocair da 'm bu chuimite bròg.
Troigh, &c.

Deud chailc bu mhath dluthadh,
A bheil tairis, glan cubhrai ;
Slios mar shneachda na h-aonaich air lòn.
Slios, &c.

Bha thu meuchair mar mhaighidin,
Agus sgairteil mar shaghidear ;
Bha do chridhe gun fhoill, no gun ghò.
Bha, &c.

Cas a shiubhal a gharbhlaich,
Leis a ghunna chaol dhearbhta ;
Air an fhiadh bu tu 'n cealgair ga leon.
Air, &c.

Mar lasair mhilteach 's a bhlar thu,
Dol a chaitheadh do naimhdean ;
Claidhe sgaiteach chinn airgid a d' dhorn.
Claidhe, &c.

Gur a h-iomadh fuil uasal
A bha 'g imeachd mu d' ghuaillibh ;

'S fad o'n chluinneadh deagh luaidh air do sheors.
'S fad, &c.

Bhi mar uanaibh ri 'n cairdibh,
'S mar leomhain gharga 's na blaraibh,
'N uair a thachradh an gàbha na 'n còir.
'N uair, &c.

Sud an t-Abrach mor prìsail,
Tha do 'n chinne mhor dhileas,
Dream cathach nam piob, a's nan sròl.
Dream, &c.

Dream cruadalach, fearail,
Chur na ruaige, 's ga leanailt ;
'S e bu shuaicheantas darach do 'n t-seors'.
'S e bu, &c.

'S ann mu thimchioll *Almeida*,
Fhuair thu peilear 's an eudan,
A chuir saighead an aoig ann a d' fheoil.
A chuir, &c.

'S tu na d' sheasa gu gaisgeil,
Air ceann do chuideachd 's a bhaiteal,
'N uair a dhruid riut a ghlas-luaith a d' leon.
'N uair, &c.

B'e sud an sealla neo-eibhinn,
Bhi ga d' amharc 's tu creuchta ;
Gun e'n comas duit eiridh ni 's mo!
Gun, &c.

Bha d'fhuil chraobhach a sileadh,
Air gach taobh dhuit air mhirre,
A sior thaosgadh 's a ruith air feadh feoir.
A sior, &c.

Cha duisg trumpaid no piob thu,
Ceol, no caismeachd nam mìltean,
'S tu na d' thasgaidh gu h-iosal fui 'n fhòid.
'S tu, &c.

Thig an la 'n deigh oiche,
Agus solus an deigh duibhre,
Ach, cha duisgear a chreubh tha gun deo.
Ach, &c.

Cinnidh feur air na sleibhtibh,
Agus duilleach air gheugaibh,
Ach cha tig as a chaol-tigh neach beo.
Ach, &c.

## ORAN.

Le IAN LOM,

AIR DHA FEARG A GHABHAIL RI MAC-'IC-ALASTAIR GHLINNEGARAIDH, THOISICH E AIR MOLADH SIR ALASTAIR MAC DHONUILL, AGUS SIR SEUMAS A MHAC.

A BHEAN leasaich an stòp dhuinn,
'S lion an cupan le sòlas,
Mas' a *brandi* no beoir i,
Ta mi toileach a h-òl,
An deoch so air Caiptein Chlann Donuill,
'S air Sir Alastair òg thig o'n chaol.

Am fear nach duraich a h-òl,
Gu 'n tuit an t-suil air a bhòrd as;
Tha mo dhurachd do 'n oigear,
Crann cubhrai Chlann Donuill,
Righ nan dul bhi ga d' chomhna! fhir chaomh.

Greas mu 'n cuairt feadh an tigh i,
Chum gu 'n gluaisinn le aidhear,
Le sliochd uaibreach an athar,
A choisinn buaidh leis a chlaidhe,
Fear ga ruagadh 's ga caitheadh gu daor.

Sliochd a ghabhail nan steud thu,
D'fhas gu flathasach, feile,

Do shliochd gasda Chuinn cheudaich,
'S o bha taghaich an Eirinn,
Ged' fhuair an claidhe 's an t-eug oirbh sgriob.

Bhiodh an t-iubhar ga lubadh,
Aig do fhleasgachean ùra,
Dhol a shiubhal nan stuc bheann,
Anns an uighe gun churam,
Leis a bhuidheann roi' 'n ruisgte na gill.

'S tha mo dhuil anns an Trianaid,
Ged' thainig laisge air t-fhior-fhuil,
Slat do'n chuileann bha ciatach,
D'fhàs gu furanach, fialai,
Sheasadh duineil air biala an Righ.

'S an àm dhuit gluasad o t-aitreabh,
Le d' cheol cluaise a's caismeachd,
O thir uasal nan glas-charn,
G'an robh cruadal a's gaisge,
Ga'm bu shuaicheantas barr gaganach fraoich.

'N uair a chairte fo luchd i,
Bhiodh tarruing suas air a cupail,
Bord a fuaraidh 's ruith chuip air,
Snuim air fuaghail a fliuch bhuird,
Struth mu guaillibh, 's i suchta le gaoith.

ORAN.

'S 'n uair a chairte fo seol i,
Le crainn ghasda 's le còcraich,
Aig iomart chleasan, 's ga seola,
Aig a còlain bu bhoidhiche,
Seal mu'n togta orra ioiseal o thìr.

Gu Duntuilm nam fear faluin,
Far an greonach luchd ealai,
Gabhail fàilte le caiream,
As na clarsaiche glana,
Do mhnaoi oig nan teud banala binn.

Sliochd nan curaidhean talmhai,
Leis an do chuireadh cath garbhach,
Fhuair mi urrad g'ar seanachas,
Gu'n robh an t-urras ud ainmeil,
Gu'n robh tigh a's leth Alba fui 'r cìs.

'S ioma neach a fhuair còir uaibh,
Ann 'san àm ud, le'r gòraich ;
B'ann diu Rothaich, a's Rosaich,
Mac-Coinnich, 's Diuc Gordan,
Mac-Illeain o'n Dreollain, 's Mac-Caoi.

Be do shuaicheantas taitneach,
Long, 's leomhan, 's bradan,
Air chuan liomhar an aigeil,

ORAN.

A chraobh fhioguis gun ghaise,
A chuireadh fion dith le pailteas,
Lamh dhearg roi' ghaisgich nach tiom.
'N uair bu sgìth do luchd theuda,
Gheibhte Biobul ga leughadh,
Le fior chreide ceille,
Mar a dh'orduich Mac De dhuibh,
'S gheibhte teagasg na cleir uaibh le sìth.
Mhic Shir Sheumais nam bratach,
O bhun Shleite nam bradan,
A ghlac an fheile 'sa mhaise,
O 's ceann ceile do leaba,
Cum do reite air a casaibh,
Bi gu reusanta, macanta, mìn.
Sliochd nam mìli nam fear thu,
Nan sròl, 's nam pios, 's nan cup geala,
Thogadh sioda ri crannaibh,
'N uair bu rioghala tarruing,
Bhiodh pìc riomhach nam meallan na teinn.
Gu 'm bu slan, 's gu 'm bu h-iomlan,
Gach ni tha mi ag iomradh,
Do theaghlach righ Fionnghail,
Oighre dligheach Dhuntuilm thu,
Olar deoch air do chuilm gun bhi sgìth.

## SEAN LAOCH.

(Air edar theangachadh o'n bheurla le Ministeir Arasaig.)

Tha blianai m' aois a caitheadh neart mo laï,
A's m' amhghaire ga m' chromadh chum an làir,
Ach feuch an cuinnlean, 's aithnichear am pòr,
Feuch, aon uair laoch, a nis air bheagan treoir.

## DO 'N MHNAOI.

(O'n Ghreugais—leis an aon cheudna.)

Gu còrag treun thug gnè barr euchd do 'n tarbh,
'S do 'n each le buaidh thug casaibh luath gu falbh;
Ruith theann le geilt do mhathaich nan leas caol,
'S do 'n leomhan gharg, do-chasgra, fosgla beoil;
Do shiol nan eisg gu snamh tre shleibhte fliuch—
A's siubhal speur do eunlai luath mu seach;
Do 'n duine fhial thug bith bhuan triall nan sonn,
Am bheil buaidh 'sam bith a dh' oigh ghrinn nam
fonn?
Tha—fhuair i gradh, a's ailleachd bhan nan gaol,
An àite shleagh a's shaighde nan guin aog—
An àite inleachd, spionna, neart, a's treoir,
'S gach uile fheart, bheir maise buaidh ni 's mò.
Grad shleuchdaidh sios do 'n aillde 's glaine
snuadh,
Mor shloigh na cruinne—thar uile bheir i buaidh.

*A CHRIOCH.*

# SUBSCRIBERS' NAMES.

A

Arbuckle, John, Teacher, Broadford
Anderson, John, Torrin.

B

Beaton, Murdoch, Portree
Beaton, John, M. Minister of Small Isles
Beaton, Angus, Carpenter, Ardnamurchan
Blair, James, Kyles, Knoidart
Bryden, James, Ratagan
Butter, Henry, Rhue, Arisaig.

C

Cameron, Colonel, Rifle Brigade—2 copies
Cameron, Major, Clunes
Cameron, Allan, Clunes
Cameron, Allan, Meoble
Cameron, Allan, Merchant, Auchnature
Cameron, Alexander, Leckintuim, Glencoe
Cameron, Alexander, Invergusran, Knoidart
Cameron, Alexander, Glenpean
Cameron, Gordon, yr. of Letterfinlay
Cameron, John, Fachim
Cameron, Donald, Ounich
Cameron, Donald, Romisaig
Cameron, Ewen, Letter Morar
Cameron, Peter, Gorteneorn
Cameron, Samuel, Postmaster, Morven
Cameron, Angus, Merchant, Scotstown
Cameron, Alexander, Ounich
Cameron, Donald, Caledonian Tavern, Fort William

Cameron, William, High Bridge
Cameron, Archibald, Glenfinnion
Campbell, Norman, Kingsburgh, Skye
Campbell, Donald, Teacher, Camusnaharie
Campbell, Duncan, Arnisdle
Campbell, John, Tobermory
Campbell, Neil, Sunapool, Mull
Campbell, John, Kilmorie
Campbell, Charles, Arbull
Campbell, Alexander, Auchnauge
Campbell, Allan, Lidisdle
Campbell, Lieut. Duncan, R. M.
Chisholm, Alexander, Samalaman.
Cochran, Major, Fort William
Corbett, John, Moidart
Cumming, John, Auchdalew
Cumming, Alexander, Carnoch.

D

Dunbar, James, Shoemaker, Isle Ornsay.

E

Elder, John, Isle Ornsay.

F

Falconer, Hugh, Balnagown
Forbes Miss, of Pitsligo
Fraser, Alexander, Sloop Lady Caroline, Arisaig
Fraser, James, Journal Office, Inverness
Fraser, John, Post Office, Arisaig.

G

Galbreath, Daniel, Morar House
Grant Donald, of Ulinish
Gregarson, John, of Glencrabisdle
Grey, John, Camusfern
Gillies, James, Ardavasaick Sleat
Gillies, Andrew, Stoule, North Morar
Gillies, Gillies, Keppoch

Gillies, Angus, Kinloch Morar
Gillies, Donald, Mallaigbeg
Gillies, Ronald, Ardnamurach
Gunn, Donald, Fort William.

H

Henderson, Duncan, Inversanda
Hood, John, Glengarry.

J

Johnstone, William, Shepherd, Bay.

K

Kelly, Angus, Kilbride, Broadford
Kennedy, Donald, House Carpenter, Corpach
Kennedy, Donald, Unachan
Kennedy, John, Annat.

L

Laidlaw, James, Knockfin
Lamont, John, Achnacross, Mull
Lauder, John, Trien
Lauder, John, Merchant, Portree.

M

Macalister, John, Glasnakill
Macalpin, James, Corpach
MacCallum, Rev. Duncan, Arisaig
MacCallum, Alexander, Aros, Mull
MacColl, Rev. Donald
MacColl, John, Ardnamurchan
MacColl, John, Merchant, Tobermory
Macdonald, Archibald, Rhue
Macdonald, Allan, Merchant, Arisaig
Macdonald, Rev. John, Arisaig
Macdonald, Angus, Morar
Madonald, Lieut. Jno. Kyles, Knoidart
Macdonald, Alexander, ditto
Macdonald, John, Borodale
Macdonald, Ronald, jun. Glenuige

Macdonald, Charles, Glenuige
Macdonald, John, ditto
Macdonald, Donald, of Dalalea
Macdonald, Mrs. Glenalladale—2 copies
Macdonald, Alex. Surgeon, Irin
Macdonald, Alexander, Kenloch Moidart
Macdonald, John, Kenlochailort
Macdonald, Coll, Inch
Macdonald, Donald, New Inn, Fort William
Macdonald, Capt. Ronald, late 92d Regiment of Foot
Macdonald, Donald, Low Street, Fort William
Macdonald, Archibald, Achnacloich
Macdonald, Austin, Lochans, Moidart
Macdonald, Marcilla, Glenuige
Macdonald, Mrs. Ostaig, Sleat
Macdonald, Alexander, of Tormore
Macdonald, Rev. Coll, Portree
Macdonald, Col. Scalpa
Macdonald, Lieut. 47th Foot
Macdonald, Hugh, Moyslot (Monkstadt?)
Macdonald, Hector, Uig i.e. Mugstot
Macdonald, Duncan, Gharoy
Macdonald, James F. yr. of Lyndale T.
Macdonald, Capt. John, Kyleakin
Macdonald, Donald, Inveriebeg, Knoidart
Macdonald, Hugh, Carnoch, ditto
Macdonald, John, Forlinder
Macdonald, Rev. Norman, Moidart
Macdonald, Alexander, of Galmusdle, Eigg
Macdonald, Allan, of Laig Eigg
Macdonald, Angus, Penmianich
Macdonald, Angus, Island Shona
Macdonald, Findlay, Sloop Jêssie
Macdonald, Archd. Barisdale
Macdonald, John, Kyle, Eigg
Macdonald, John, Merchant, Glenuige

Macdonald, Alexander, Merchant, Isle Ornsay
Macdonald, A. of Dallalea
Macdonald, Angus, Rhue, Arisaig
Macdonald, John, Slatach
Macdonald. Dr. Inverness
Macdonell, Col of Glengarry—5 copies
Macdonell, Mrs. of Glengarry—5 copies
Macdonell, Col. Morar House
Macdonell, Capt. Killichonat
Macdonell, Alexander, Comptroller
Macdonell, Donald, Minister of Glengarry
Macdugald, Hugh, Auchlic
MacEachin, Mich. Arisaig
MacEachun, Hugh, Saovay
MacEachun, John, Scothouse, Knoidart
MacEachun, Donald, Planta, Arisaig
MacEachun, Angus, Ulva
Macgillevray, Alexander, Pennycross
Macgregor, John, Merchant, Uige
Macgregor, Peter, Moidart
Macgregor, Donald, Beach
MacInnes, Hugh, Shoemaker, Arisaig
MacInnes, Alexander, Messenger, Ranachan
MacInnes, Duncan, Camuscross
MacInnes, John, Teacher, Camuscross
MacInnes, Robert, Mason, Auchadasenag
MacInnes, John, Teacher, Torrin
MacInnes, William, Harripool
MacIntyre, Malcolm, Miller, Uige
MacIntyre, Joseph, Glenelg
MacIntyre, Alexander, Student, Glendochart
MacIntyre, James, Manse of Kilmalie
MacIver, Colin, Glenelg
Mackaskill, Hugh, Borlough (Bolin)
Mackaskill, Kenneth, Merchant, ditto
Mackaskill, Allan, of Morenish
Mackenzie, William, Kyles Tyrie

Mackenzie, William, Broadford
Mackenzie, F. Kyleakin
Mackenzie, Angus, Tailor, ditto
Mackenzie, William, Corry
Mackenzie, Rev. Kenneth, Ardnamurchan
Mackenzie, Alexander, Glenloy
Mackintosh, John, Irin
Mackinnon, Allan, Struan
Mackinnon, Hector, Houline, Eigg Goulin
Mackinnon, Niel, Kilmorie
Mackinnon, Lachlan, of Corry—2 copies
Mackinnon, Archibald, Sheriff Officer
Mackinnon, John, Armadale
Mackinnon, John, Gaelic Teacher
Mackinnon, Malcolm, Camuscross
Mackinnon, John, Adjutant, 86th Regiment
Maclachlan, Robert, Manse of Morven
Maclachan, Hugh, Forenish
Maclachlan, Dugald, Laudle
Maclachlan, Ewen, ditto
MacLauchlan, Dugald, sen. Tobermory
MacLauchlan, Dugald, jun. ditto
Maclean, John, Arinaskle
Maclean, John, Kenchreggan
Maclean, Lachlan, Kyles Tyrie
Maclean, Hector, Merchant, Vatin
Maclean, Charles, Laggan
Maclean, Charles, Buig
Maclean, John, Laggan Mull
Maclean, Donald, Killunick, Mull
Maclean, Archibald, of Pennycross
Maclean, Hector, Harripool
Maclean, Lachlan, Pennycross
Maclean, Donald, Balmeanich
Maclean, Donald, younger of Boreray
Maclean, Niel, Student of Divinity
Maclean, John, Joiner, Arisaig

Maclean, Rev. Donald, Eigg
Maclean, John, of Kenlochrum
Maclean, Donald. Salachan
Maclean, Donald, Wright, Fort Augustus
Maclean, Lachlan, Coroymonie, Mull
MacLellan, Allan, Bruoblach
Macleod, Patrick, Gharoy
Macleod, Norman, Feorlig
Macleod, Kenneth, of Ebbert
Macleod, M. Cudrach
Macleod, Rev. Malcolm, Snizort
Macleod, Norman, Teacher
Macleod, Donald, of Armisdale
Macleod, Donald, younger of ditto
Macleod, Donald, Savary
Macleod, Mrs. Manse of Morven
MacLennan, Murdoch, Tullich
Maclennan, William, Conchra
Macmaster, Charles, Corpach
Macmaster, Hugh, Smith, Morven
Macmaster, John, Letterfinlay
Macmillan, Alexander, Sumadle
Macmillan, Donald, Luakinish
Macmillan, Lieut. John, Camusuaharie
Macmillan, Alexander, Lochyferry
Macmillan, John, Fort William
Macmillan, Alexander, ditto
MacNiven, Archibald, Pictou
Macnaughton, John, Balmeanich
Macpherson, Malcolm, Struan
Macpherson, John, Sleat
Macpherson, John, Factor to Lord Macdonald
Macpherson, Donald, Corkamull
Macphee, John Shepherd, Achnacross
Macphee, Charles, Aunaheilte
Macquarrie, Hugh, Tighalone
Macquarrie, Capt. 33d Regiment of Foot

Macquarrie, Archibald, Schoolmaster, Mull
Macquarrie, John, Schoolmaster, Arisaig
Macqueen, William, Kingsburgh
Macrae, Christopher, Kyleakin
Macrae, David, Joiner, ditto
Macrae, Donald, of Auchtertyre
Macrae, Roderick
Macrae, Alexander, Glenelg
MacVanish, Roderick, South Uist
Matheson, Alexander, Ardelve
Maxwell, James, Aros Mull
Morison, Mathew, Laudle
Morison, William, Letterfinlay
Munroe, Donald, Supervisor
Munroe, James, Uig
Munroe, William, Writer, Portree
Murray, Donald, Bay

R

Rankin, Niel, Glenan, Mull
Reid, Miss, Island Shona, Moidart
Robertson, Niel, Smith, Harripool, Skye
Robertson, Farquhar, Scalasaig, Glenelg
Robertson, Niel, Isle Ornsay
Robertson, Anthony, Sawyer, Corpach

S

Stewart, Donald, Glenforslan
Stewart, Captain Robert, Corpach
Stewart, Duncan, of Anchnacon
Stewart, Donald, Arnisdale
Sinclair, John, Tobermory
Stewart, William, Innkeeper, Mull
Stewart, John, Auchadasenaig, ditto
Smith, John, Merchant, Arisaig
Smith, Dugald, Arisaig
Smith, John, Essan, Arisaig

T

Thomson, Archibald, Craigmore, Arisaig

Printed at the Inverness Journal Office.

